# Urnuigh an Tighearna:

## MINEACHADH SIMPLIDH

LEIS

An Urramach ALASDAIR MACDHIARMAID,
'SA' MHORAIRNE.



AN T-OBAN:
Air a Chlodh-bhualadh
LE EOGHAN DOMHNULLACH.
1921.

# The Lord's Prayer:

## A Plain Exposition

BY

The Reverend ALEXANDER MACDIARMID,

MORVERN.



OBAN:

HUGH MACDONALD,

Bookseller and Printer.

1921.

# AN ROIMH-RADH:

*Ar n-Athair a tha air nèamh.*—Mata, VI. 9.

THUG Criosd àite ro-shònruichte agus ro-urramach do dhleasdanas na h-urnuigh 'na chaithe-beatha 's na theagasg. Ged b'e Mac sìorruidh Dhé, gidheadh mar dhuine 's mar an t-Eadar-Mheadhonair, gheibh sinn e gu bitheanta deanamh urnuigh ris an Athair. Tharladh 'nuair bha Iosa air a bhaisteadh, agus e ri urnuigh, gu'n d' fhosgladh nèamh. Air beinn a' chruth-atharrachaidh 'nuair a bha e ri urnuigh, bha dreach a ghnùise air atharrachadh, agus rinneadh 'eudach geal agus dealrach. Aig àm eile chaidh e suas gu beinn a dheanamh urnuigh, agus bhuanaich e rè na h-oidhche ann an urnuigh ri Dia. Ann an Getsemane rinn e urnuigh, agus dh' fhoillsicheadh dha aingeal o nèamh 'g a neartachadh. Air son a luchd-mortaidh rinn e urnuigh ag ràdh, Athair, maith dhoibh, oir cha 'n 'eil fhios aca ciod a ta iad a' deanamh. Agus b' i an urnuigh so, " Athair, tha mi tiomnadh mo spioraid a' d' làmhan-sa," na focail mu dheireadh a labhair e mu 'n d' thug e suas an deò air a chrann-cheusaidh. Gu deimhin dh' fhàg Criosd eisempleir againn a dh' fhaodas impidh a chur oirnn gu urnuigh a dheanamh.

Tha focal Dhé uile feumail gu ar seòladh ann an dleasdanas na h-urnuigh, ach thug Criosd riaghailt shònruichte gu ar seòladh, eadhon an urnuigh àraid

sin a theagaisg e d'a dheisciobuil, d' an goirear gu coitchionn Urnuigh an Tighearna. Tha 'n urnuigh so air a deanamh suas de thrì earrannaibh, roimh-ràdh, iarrtuis, agus co-dhùnadh. Tha i goirid, furasda chuimhneachadh, agus làn brìgh. Tha briathran na h-urnuigh cho cudthromach 's gu bheil iad a' gabhail a steach brìgh agus suim gach urnuigh eile 's urrainn duinn a bhi cur suas. Tha iad a' sealltuinn an toiseach ri glòir Dhé, agus an sin ri peacaidhean 'us uireasbhuidhean an duine, agus cha 'n 'eil ni air bith eile nach 'eil iad so gabhail a steach. Cha 'n iongantach ged thubhairt *Luther,* 'Si urnuigh an Tighearna, mi' urnuigh-sa. Tha i gun choimeas. 'Si 's docha leam na salm air bith. Agus an àit eile gheibh sinn e 'g ràdh, 'Nuair tha mi dol gu fois, coidlidh mi agus bithidh mi làn-riaraichte, 'nuair a their mi Urnuigh an Tighearna.

Tha roimh-ràdh na h-urnuigh a' comh-sheasamh anns na briathraibh so, Ar n-Athair a tha air nèamh. Tha na briathran a' teagasg duinn, an uair a ni sinn urnuigh, gur còir duinn a bhi teachd am fagus do Dhia mar chloinn a dh' ionnsuidh an Athar, le làn bheachd mu a mhaitheas athaireil, agus mu ar còir air sin. Cha 'n 'eil mi 'g ràdh gu bheil na h-uile a ni urnuigh a' ruigheachd air dearbhachd mu mhaitheas athaireil Dhé, agus gu 'm fhada uam bhi 'g ràdh nach 'eil a mhuinntir nach 'eil a' ruigheachd air, a' deanamh urnuigh thaitniche agus éifeachdaich ri Dia. Bha 'n cìs-mhaor 's a' chosamhlachd fada gu leòir o bhi an seilbh air spiorad na h-uchdmhacachd. Cha robh e comasach fiù a shùl a thogail suas go nèamh, no bhi 'g ràdh, Abba, Athair. Gidheadh, a chionn gu 'n d' thog e 'ghuth ri Dia air son tròcair fhuair 'urnuigh éis-

deachd, agus chaidh e sìos d'a thigh air fhìreanachadh. Cha 'n 'eil ach dà ni a tha gu neo-sheachanta feumail ann an urnuigh, agus tha 'n dà ni so air an toirt fa'r comhair 's na briathraibh so leis an abstol, " Is éigin do 'n ti a thig a dh' ionnsuidh Dhé a chreidsinn gu bheil e ann, agus gur e an Ti a bheir duais do 'n dream a dh' iarras e gu dìchiollach." Na bitheadh neach air bith air a bhacadh o bhi 'g urnuigh ri Dia, ged nach urrainn e bhi tighinn le dànachd macail gu rìgh-chaithir nan gràs. Ma tha thu creidsinn gu bheil Dia ann, ma tha thu creidsinn gur e 'n Ti a dh' éisdeas urnuigh, ma tha thu dòrtadh mach do chridhe 'na làthair, agus ag earbsadh 'na ghealladh, an sin tha d' urnuigh fìor agus ceart, agus gu cinnteach freagraidh Dia i, oir a' chuilc bhrùite cha bhris e, agus an lìon d'am bheil caol smùid cha mhùch e.

Ach ged tha so fìor, tha e fìor mar an ceudna gu 'n tig iadsan a tha air an deadh theagasg anns a' ghràs a tha anns an Tighearn Iosa Criosd, agus air an lìonadh le a Spìorad, air dhòigh eile dh' ionnsuidh rìgh-chaithir nan gràs. Thig iad dlùth do Dhia, cha 'n ann a mhàin mar chreutairean dh' ionnsuidh an Cruithfhir, no mar ìochdarain dh' ionnsuidh an Rìgh, no mar sheirbhisich dh' ionnsuidh am Maighstir, ach gu sònruichte mar chloinn dh' ionnsuidh an Athar. 'S e Dia ar Cruithfhear, agus ar Rìgh, agus ar Maighstir, agus uime sin tha e iomchuidh gu 'm bitheamaid a' teachd am fagus da le mòr-urram agus le eagal diadhaidh. Ach a réir 's mar tha ar creidimh a' fàs na's làidire 's na's làidire, tha tuilleadh agus tuilleadh dhe spiorad na h-uchd-mhacachd 'n ar n-urnuighean.

I.—Ma's leanabh le Dia thu, faodaidh tu bhi tighinn dlùth dha agus a bhi 'g ràdh ris, *M'Athair.* Agus tha

'n t-ainm athair air a thoirt dha do bhrìgh gu bheil gnè agus aignidh athaireil aige. Tha 'n t-ainm a' toirt fa 'r comhair, na's fhearr na b' urrainn ainm air bith eile a dheannamh, nàdur a' ghràidh a th' aig Dia d'a chloinn féin. Eadhon a thaobh nam mac struidheil a thionndaidh air falbh uaith, agus a tha diùltadh a bhi pilltinn r'a achmhasan, chi sinn maitheas athaireil air a mheasg le geur-cheartas a' bhreitheimh, agus ma tha e dìteadh nam peacach 's ann leis na deuraibh 'na shùil a tha e deanamh sin. " Nach e Ephraim mo mhac caomh? Nach leanabh ro thaitneach e? oir o'n uair a labhair mi 'na aghaidh, tha mi gu dùrachdach 'g a chuimhneachadh fathast; uime sin tha iomairt ann am chom air a shon; ni mi gu deimhin tròcair air, deir an Tighearn. Cionnus a bheir mi thairis thu, O Ephraim! cionnus a bheir mi seachad thu, O Israeil! cionnus a ni mi thu mar Admah! a chuireas mi thu mar Sheboim! tha mo chridhe an taobh a stigh dhìom air tionndadh; tha m' aithreachas air lasadh le chéile. Cha chuir mi 'n gnìomh mo dhian-chorruich air Ephraim, oir is Dia mise, agus cha duine."

Tha seadh 's a' bheil Dia 'n a Athair do'n na h'uile dhaoine do brìgh gur e chruthaich agus dhealbh iad, agus uime sin gheibh sinn Pol ag ràdh ri feallsanaich bhaile na h-Aithne, " Rinn Dia dh' aon fhuil uile chinnich dhaoine, chum iad a ghabhail còmhnuidh air aghaidh na talmhainn uile, oir annsan tha sinn beò, agus a' gluasad, agus tha ar bith againn; mar a thubhairt mar an ceudna dream àraidh de 'ur bàrdaibh féin, Oir is sinne fòs a ghineal-san." Ach ann an dòigh na's àirde agus na's òirdheirce na so, tha Dia 'na Athair do'n dream a tha creidsinn ann an Criosd, agus a tha air an ath-ghinmhuinn leis an Spiorad.

Dhoibhsan, buinidh uile shochairean chloinne Dhé. Thaobh nàduir tha sinn uile 'nar cloinn feirg, agus tha sinn fo chomain do Chriosd air son nan sochairean spioradail so. 'Se Mac Dhé tha deanamh mic dhinne. " Chuir Dia a Mhac féin uaith chum gu faigheamaid-ne uchd-mhacachd na cloinne."

Cha 'n 'eil neach air bith comasach air a bhi tighinn dh' ionnsuidh an Athar as eugmhais Chriosd; ach air an làimh eile, faodaidh gach neach a ni feum dhe Chriosd mar an t-slighe bhi tighinn. Is mise an t-slighe, deir Criosd, cha tig aon neach chum an Athar ach tromham-sa. Tha Dia toileach bhi gabhail ris na mic a chaidh air seacharan, agus a thionndaidh gach aon g'a shlighe féin, mar a chi sinn o chosamhlachd a' mhic struidheil. Ma their thusa ann an tréibhdhireas, Eíridh mi, agus théid mi dh' ionnsuidh m' athar, an sin gabhaidh d' athair riut, agus bheir e àite dhuit measg na cloinne. Gabhaidh e riut ged bu tu ceann-feadhna nam peacach. Nach 'eil e 'g ràdh, " Pillibh, a chlann chùl-sleamhnach, leighisidh mise bhur cùl-sleamhnachaidh? Cionnus a bheir mi àite dhuit am measg mhac, agus a bheir mi dhuit am fearann taitneach, oighreachd aoibhneach shluaigh nan cinn-each? an sin thubhairt mi, Goiridh tu dhìomsa, M' athair; agus cha phill thu air d' ais o m' leantuinn." Tha ar n-Athair nèamhaidh toileach gu 'm bi gach leanabh 'na theaghlach a' tighinn dlùth dha le muing-hinn làidir, agus ag iarraidh gach ni tha dh' easbhuidh air. Thigeamaid uime sin le dànachd gu rìgh-chaithir nan gràs, oir cha d' fhuair sinn spiorad na daorsa a rìs chum eagail; ach fhuair sinn spiorad na h-uchd-mhacachd, tre an glaodh sinn, Abba Athair.

Nach luachmhor an sochair a tha Dia buileachadh

oirnn 'nuair tha e toirt cead duinn a bhi tighinn 'na ionnsuidh agus a bhi 'g ràdh ris, Ar n-Athair? Beannaichte gu robh Dia, eadhon Athair ar Tighearn Iosa Criosd, a tha toirt duinn uchd-mhacachd na cloinne, agus 'g ar deanamh taitneach ann a Mhac gràdhach. Air an oidhche mu do shiùbhail e, 'n uair a bha 'n t-olla Tòmas *Chalmers* a' gabhail sràid 's a' ghàradh aige, chual' aon de 'theaghlach e 'g ràdh, " O m' Athair, m' Athair nèamhaidh," ann an guth ìosal ach rodhùrachdach. Nach bu fhreagarrach an deasachadh so air son a' cho-chomuinn iomlain a bha e gu bhi sealbhachadh ann an ùine ghoirid ann am flaitheanas maille r'a Athair nèamhaidh? Beagan ùine roimh àm a' bhàis thubhairt *Luther* rìs 'us rìs, " Athair, tha mi tiomnadh mo spioraid a' d' làmhan-sa; shaor thu mi, a Thighearna Dhé na fìrinn." Chuala mi mu thimchioll Caileig Iudhach dha 'n deachaidh an urnuigh so theagasg, a b' àbhaist a bhi 'g ràdh, Aig oidhche 'n uair a tha mo mhàthair a' cur as na coinnle tha mise 'g ràdh, Ar n-Athair a tha air nèamh, agus tha m' eagal a' teicheadh uam. Tha amanna ann 's nach urrainn duinn bhi 'g ràdh ni air bith eile ach, Ar n-Athair a tha air nèamh, ach 's leòir sin. 'S beannaichte iadsan uile a tha 'g earbsadh ann an Dia le creidimh simplidh agus le muinghinn cloinne, agus ag ràdh, Ar n-Athair a tha air nèamh, 'n uair a tha iad a' siùbhal troimh ghleann sgàile a' bhàis.

II.—Faodaidh, agus 's còir do gach leanabh ann an teaghlach Dhé bhi 'g ràdh ris, M' Athair. Ach ma tha sinn air ar n-aonadh ri Criosd an Ceann, buinidh sinn uile do'n aon teaghlach. Tha Criosd an toiseach 'g ar toirt dlùth do'n Athair, agus an sin tha e 'g ar toirt dlùth d'a chéile. Tha na creidich uile 'nan aon

teaghlach, agus 's còir dhoibh bhi deanamh urnuigh maille r'a chéile agus air son a chéile, agus bhi 'g ràdh, *Ar n-Athair*. Eadhon 'n uair tha leanabh Dhé ri-urnuigh air shon féin, feumaidh e bhi cuimhneachadh cor agus uireasbhuidhean muinntir eile. 'Nuair bha Daibhidh a' deanamh urnuigh dhùrachdaich air shon féin, 's an aon salm deug thar dhà fhichead, bha e aig an àm cheudna 'g eadar-ghuidhe air son na h-eaglaise 's na briathraibh so, Dean maith a' d' dheadh-ghean do Shion; tog suas ballachan Ierusaleim. Tha Dia 'na Athair dhuinne, ach tha e cuideachd 'na Athair do mhuinntir eile, agus uime sin feumaidh sinn bhi 'g ràdh 'nar n-urnuighean, Ar n-Athair a tha air nèamh, agus mar so bhi cuimhneachadh gu bheil sinn uile 'nar buill d'a chéile.

Anns a' chreud ris an goirear, Creud nan Abstol, gheibh sinn na briathra so air an cur sìos, Tha mi creidsinn ann an co-chomunn nan naomh; agus 's ann le bhi deanamh urnuigh maille ri 'r co-chreidich anns gach àit a's urrainn duinn a bhi nochdadh ar creidimh anns a' phuing so de Chreud nan Abstol. Tha na creidich ann ann teaghlach Dhé ri urnuigh air ar son-ne, agus 's còir dhuinne air an làimh eile a bhi 'g eadar-ghuidhe air an son-san. Nach minic a bha Pol ag iarraidh urnuigh nan creideach? agus nach tric a bha e féin a' cur suas urnuigh air son nan naomh? Ma's leanabh thu ann an teaghlach Dhé, feumaidh tu bhi tric ag eadar-ghuidhe air son gach seòrsa sluaigh, air son soirbheachaidh aobhair Chriosd, air son iompachaidh nan Iudhach, air son luchd-riaghlaidh na rìoghachd, air son chàirdean agus air son naimh-dean, air son nan uile tha tinn, lag, agus aosda, air son bhantraichean agus dhìlleachdan, air son nan

uile tha air am buaireadh, agus air son gach seòrsa pheacach, gu 'm bi iad a' gabhail aithreachais.

Ann an ceud linn na h-eaglaise bha gràdh sònruichte aig sluagh Dhé d'a chéile, bha iad a tighinn beò ann an aonachd, agus bha iad a' deanamh urnuigh maille r'a chéile agus air son a chéile, a réir an t-saimpleir a thug Criosd d'a dheisciobuil, 'n uair a theagasg e iad gu bhi 'g ràdh, Ar n-Athair a tha air nèamh. Deir Criosd, " Aithne nuadh tha mi toirt dhuibh, Gu'n gràdhaich sibh a chéile; mar a ghràdhaich mise sibhse, gu'n gràdhaich sibh féin a chéile mar an ceudna. Le so aithnichidh na h-uile dhaoine gur sibh mo dheisciobuil-sa, ma bhios gràdh agaibh féin d'a chéile." Tha Criosd ag ràdh riu, Aithnichear sibh, cha 'n ann leis an deise a bhitheas sibh a' cur umaibh, ach leis a' ghràdh chaomh a bhitheas agaibh d'a chéile. Agus ann an ceud linnte na h-eaglaise bha luchd-leanmhuinn Chriosd a' giùlan a' chomharaidh so, oir bha teas-ghràdh aca d' a chéile, agus bha iad a' tighinn beò ann an aonachd. Thug na cinnich aineolach so fainear, agus theireadh iad mu'n timchioll, " Seallaibh mar tha na Criosduidhean a' gràdhachadh a chéile. Tha iad deas gu bhi leigeil am beatha sìos air son a chéile." Gu 'n deònaicheadh an Tighearn gu 'n tuit falluinn chriosduidhean na ceud linn air criosduidhean an là 'n diugh, air chor 's gu 'm bi roinnean de gach seòrsa air an toirt air falbh, agus gu'n gabh na h-uile a dh' ainmicheas ainm Chriosd còmhnuidh ann an aonachd agus ann an t-sìth.

" O feuch, cia meud am maith a nis,
Cia meud an tlachd faraon,
Bràithrean a bhi 'n an còmhnuidh ghnàth
An sìth 's an ceangal caoin."

III.—Faodaidh gach leanabh ann an teaghlach Dhé bhi tighinn dlùth dha aig caithir nan gràs, agus a bhi 'g ràdh ris, m' Athair. Agus faodaidh mic agus nigheanan Dhé anns gach àite bhi tighinn dlùth dha ann an urnuigh agus a bhi 'g ràdh ris, ar n-Athair, oir is buill iad uile d'a chéile. A thuilleadh air so, 's còir dhoibh 'nan urnuighean, a bhi 'g ràdh, Ar n-Athair a tha air nèamh, oir ann an seadh ro àraid 'se nèamh àite-còmhnuidh an Athar. Thog Criosd suas a shùilean gu nèamh 'nuair a bha e ri urnuigh. Feumaidh sinn a bhi sealltuinn ri nèamh mar àite tha os ar ceann. Tha nèamh àrd os ar ceann, cha 'n ann mar tha na reulta àrd os ceann na talmhainn, ach mar tha Dia àrd os ceann chloinn nan daoine, mar tha maith àrd os ceann an uilc, agus mar tha beannachd àrd os ceann dìtidh agus truaighe. Tha saoghal spioradail ann cho math ri saoghal nàdurra, agus cruinne-thomhas spioradail cho math ri cruinne-thomhas nàdurra. Cha 'n iad mo smuaintean-sa bhur smuaintean-sa, ni mò is iad 'ur slighean-sa mo shlighean-sa, deir an Tighearn. Oir mar a tha na nèamhan àrd seach an talamh, mar sin tha mo shlighean-sa àrd seach bhur slighean-sa, agus mo smuaintean-sa seach bhur smuaintean-sa. Cha 'n 'eil cainnt air bith freagarrach gu bhi labhairt mu 'n chùis so ach cainnt a' Bhiobuill. "A Thighearna Dhé Israeil, cha 'n 'eil Dia ann cosmhuil riutsa, anns na nèamhan shuas, no air an talamh a bhos, a chumas coimhcheangal agus tròcair ri d' sheirbhisich a ghluaiseas a' d' fhianuis le 'n uile chridhe. Tha 'n Tighearn 'na theampull naomh; tha rìgh-chaithir an Tighearn anns na nèamhan; chi a shùilean, rannsaichidh a rosgan clann nan daoine. Oir mar so deir an Ti àrd agus uasal, do'n àite-còmhnuidh

sìorruidheachd, do 'n ainm an Ti naomh; anns an ionad àrd agus naomh tha mise a' gabhail còmhnuidh; maille ris-san fòs a tha leònta agus iriosal 'na spiorad; a bheothachadh spioraid nan iriosal, agus a bheothachadh cridhe nan daoine leònta."

A chionn gu bheil Dia 'na Athair, faodaidh sinn na h-uile earbsa a chur 'na mhaitheas, 'na thruas, 'sna ghràdh. Agus do bhrìgh gur e ar n-Athair a tha air nèamh, buinidh iomlanachd dha, agus cha 'n 'eil beannachd no tìodhlac nach urrainn e bhi toirt duinn. " Air an aobhar sin ma's aithne dhuibh-sa tha olc tìodhlacan maithe a thabhairt do bhur cloinn, nach mò na sin a bheir bhur n-Athair a tha air nèamh nithean maithe dhoibh-san a dh' iarras air iad "? 'S e Dia ar n-Athair nèamhaidh agus faodaidh sinn a bhi tighinn am fagus da leis gach misneach agus muinghinn, le breithneachadh iomchuidh mu a chumhachd agus mu a ghràs. Tha e saoibhir ann an tròcair, tha a chumhachd neo-chrìochnach, agus tha e comasach air na h-uile nithean a dheanamh gu h-anabarrach ro phailt thar gach ni a's urrainn sinne iarraidh no smuaineachadh. Thigeadh dhuinn a bhi teachd dlùth dha aig caithir nan gràs an dà chuid le dànachd, agus le eagal diadhaidh. Ma thig sinn am fagus da le dànachd iriosal cha chuir e gu bràth cùl ruinn. Tha e air aithris mu dhéibhinn Céasar Augustus, Iompair mòr na Roimhe, gu'n robh aige 'na pheàrsa 's na ghnè mòralachd gun choimeas maille ri suairceas gun choimeas air chor 's nach b' urrainn neach air bith tighinn 'na fhianuis le an-dànachd a fhuair aithne air a mhòralachd, ach air an làimh eile nach ruigeadh neach sam bith leas a bhi air a chumail o bhi tighinn 'na làthair, a fhuair eòlas air a shuairceas agus air a mhaitheas. Tha so 'na shamh-

ladh air ciod a tha fìor mu thimchioll ar n-Athar a tha air nèamh, ach ann an dòigh na 's òrdheirce. Tha mòralachd neo-chrìochnach aige-san cho math ri maitheas neo-chrìochnach. Tha e àrd os ceann rìghrean na talmhainn, ach air an fhear so amhaircidh e, eadhon airsan a tha bochd agus leònta 'na spiorad, agus a chriothnaicheas roimh 'fhocal.

IV.—'S lìonmhor agus 's luachmhor da rìreadh soch-airean cloinne Dhé. Tha gràdh agus faobhar an Athar nèamhaidh aca; agus 's math a dh' faodadh an t-Abstol Eoin a bhi 'g ràdh, Feuchaibh, ciod a' ghnè ghràidh a thug an t-Athair dhuinne, gu 'n goirteadh clann Dhé dhinn! Tha comunn dlùth eadar clann Dhé agus an Athair a tha air nèamh, agus éisdidh e r' an urnuighean. 'S e Dia Fear-Stiùraidh a chloinne féin, agus tha e trèorachadh gach leinibh 'na theaghlach air slighe cheirt. Tha e 'na thearmunn dhoibh anns gach cunnart agus deuchainn. Tha iad 'na làimh, tha iad 'na uchd, agus an sin tha iad sàbhailt gu leòir. Agus 'nuair a their iad, Tabhair dhuinn an diugh ar n-aran làthail, bheir e dhoibh an teachd-an-tìr, agus gach beannachd aimsireil eile a dh' fhaodas a bhi feumail dhoibh. Agus gu cinnteach bheir an Athair nèamh-aidh comh-fhurtachd d'a chloinn anns gach teanntachd. Mar a ghabhas athair truas d'a chloinn gabhaidh an Tighearn truas dhiubhsan d' an eagal e. Mar neach do 'n tabhair a mhàthair comh-fhurtachd mar sin, deir Dia, bheir mise comh-fhurtachd dhuibhse; agus ann an Ierusalem gheibh sibh sòlas. Agus cha 'n fhàg Dia a chlann fhéin gun smachdachadh, 'nuair a bhitheas sin feumail dhoibh. Agus ma's clann, is oighreachan; oighreachan air Dia, agus comh-oighreachan maille ri Criosd. Agus 'nuair a thig coimhlionadh na h-aimsir

sealbhaichidh iad an oighreachd, agus bithidh iad ann an glòir gu bràth.

V.—Uime sin do bhrìgh gu bheil ar n-Athair nèamhaidh a' gairm a chloinne féin dhinn, agus a' toirt duinn àite na cloinne, agus uile shochairean na cloinne, ciod a' ghnè sluaigh bu chòir a bhi annainn ann an caithebeatha naomh agus diadhaidh? 'S còir duinn a bhi *gràdhachadh ar n-Athair* a tha air nèamh le'r n-uile chridhe, agus le 'r n-uile anam, agus le 'r n-uile inntinn, agus le 'r n-uile n-neart. An urrainn duinn a bhi 'g ràdh? Tha gràdh againne dhàsan do bhrìgh gu 'n do ghràdhaich esan sinne an toiseach. An urrainn duinn a ràdh maille ris an t-Salmadair? Is toigh leam Dia oir dh' éisd e ri guth m' athchuingean. No bheil sinn coltach ris na h-Iudhaich ris an dubhairt Criosd, Ach is aithne dhomh sibhse, nach 'eil gràdh Dhé agaibh annaibh? Cuimhnich ciod a tha Pol ag ràdh mu 'n dream aig nach 'eil gràdh do Chriosd. Ma tha neach sam bith nach gràdhaich an Tighearn Iosa Criosd, bitheadh e 'na Anatema Maranata, sin ri ràdh, bitheadh e mallaichte 'nuair a thig Criosd. Ma's clann sinn, thugamaid gràdh d' ar n-Athar a tha air nèamh.

Agus ma's clann sinn, tha e mar fhiachaibh oirnn mar an ceudna bhi toirt *ùmhlachd* dha. Ma tha gràdh againn dha féin cha bhi e duilich ùmhlachd a thoirt d'a aitheantan. Is sinn clann Dhé agus càirdean Chriosd ma ni sinn gach ni a tha air àithneadh dhuinn. Tha 'n Soisgeulach Lucas ag innseadh dhuinn gu 'n robh Iosa ùmhal d'a phàrantaibh. Agus mar so tha Pol a' labhairt a thaobh dleasdanais na cloinne, A chlann, bithibh ùmhal do 'ur pàrantaibh féin, oir tha so ceart. Agus' an àit eile tha e 'g ràdh, Thoir urram do d' athair agus do d' mhàthair, oir is i so a' cheud àithne le

gealladh. Ma's toigh leinn Dia, feumaidh sinn a bhi coimhead àitheantan, agus a bhi ùmhal da. Cha 'n 'eil comharadh 's fhearr air cloinn Dhé na iad bhi gleidheadh a reachdan.

Ma's clann sinn, 's còir duinn *na h-uile earbsa* chur 'nar n-Athair a tha air nèamh. Tha gach buaidh aige a tha 'ga fhàgail airidh air gu'm bitheamaid a' cur gach earbsa ann. Cuiridh iadsan d'an aithne 'ainm an dòigh ann. Anns gach suidheachadh, bha Iob a' cur 'earbsa ann. 'Na theanntachd thubhairt e, " Ach is aithne dha an t-slighe agam ; an uair a dhearbhas e mi, mar òr thig mi a mach." Aig àm eile, 'nuair bha e meas gu'n robh e dlùth do'n bhàs, labhair e mar so, Ged mharbh e mi, gidheadh earbaidh mi as. Ma dh' earbas tusa as bheir e dhuit gach beannachd, agus coimhididh e thu o gach olc. Saoraidh e thu o gach trioblaid, agus bheir e air na h-uile nithean a bhi comhoibreachadh chum do leas. Tha Roimh-ràdh urnuigh an Tighearna teagasg dhuit bhi cur gach earbsa agus Muinghinn ann ad Athair nèamhaidh.

'S còir do chlann Dhé bhi *cosmhuil r' an Athair* a tha air nèamh. Bheil thu giùlan iomhaigh d' Athar nèamhaidh? Tha samhladh aig mac r'a athair, agus aig nighinn r'a màthair, agus am bitheantas faodaidh tu am mac aithneachadh air aogas athar, agus an nighean air aogas màthar. Agus mar so, 's còir duitse a bhi nochdadh iomhaigh d' Athar nèamhaidh. 'S e àithne Chriosd d' ar taobh, Bithibh-sa coimhlionta mar tha bhur n-Athair a tha air nèamh coimhlionta. Bheil sinn, mata, 'nar luchd-leanmhuinn air Dia, mar chloinn ghràdhaich? Tha luchd iodhol-aoraidh cosmhuil ris na diathan bréige d' am bheil iad a' strìochdadh sìos. Cosmhuil riu féin tha iadsan an ni iad, agus

gach neach a dh' earbas asda. Ma tha sinne toileach bhi cosmhuil ri'r n-Athair nèamhaidh, cuireamaid cùl ris gach peacadh, agus thugamaid gràdh do naomhachd, oir deir Dia, Na beanaibh ris an ni neòghlan, agus gabhaidh mise a m' ionnsuidh sibh, agus bithidh mi a' m' Athair dhuibh, agus bithidh sibhse 'nur mic agus 'nur nigheanaibh dhomh-sa, tha an Tighearn uile-chumhachdach ag ràdh.



# A' CHEUD IARRTUS.

*Gu naomhaichear d' ainm.*—Mata, VI. 9.

THA chiad tri iarrtuis dh' urnuigh an Tighearna sealltuinn ris an dàimh anns am bheil sinn a' seasamh d' ar n-Athair a tha air nèamh. Cha 'n e aran, no maitheanas, no neart tha leanabh Dhé 'g iarraidh an toiseach, ged tha e uireasbhuidheach, agus ciontach, agus lag. Os ceann na h-uile ni eile tha e toileach bhi glòireachadh Athar a tha air nèamh, agus bhi 'g ràdh, Gu naomhaichear d' ainm. Thar gach ni tha e miannachadh a bhi cur onoir air Athair nèamhaidh, agus a bhi glaodhaich cosmhuil ris na Seraphim, Is naomh, naomh, naomh Tighearn nan sluagh, tha an talamh uile làn d'a ghlòir. Tha naomhachd Dhé air a cliùthachadh anns an Sgriobtuir thar gach buaidh eile a bhuineas do Iehobhah. C' àite am faigh sinn buaidh sam bith eile air a cliùthachadh tri uairean? Ach mar so tha na Seraphim ann an leabhar Isaiah a' toirt glòire do naomhachd Dhé, agus ann an Leabhar Taisbein Eoin, tha e air a ràdh thaobh nan ceithir bheò-chreutairean, nach do sguir iad a là no dh' oidhche, ag ràdh, Naomh, naomh, naomh, an Tighearn Dia uile-chumhachdach, a bha, agus a tha, agus a bhitheas. Cha 'n 'eil teagamh nach e naomhachd prìomh-bhuaidh Iehobhah. Agus do bhrìgh so, 's e a' chiad iarrtus, eadhon Gu naomhaichear d' ainm, prìomh-iarrtus na h-urnuigh uile. Tha gach iarrtus eile 's an urnuigh an crochadh ris a' chiad iarrtus. Cha 'n urrainn duinn a bhi cur suas nan iarrtus eile idir, mar 'eil sinn dèonach

an toiseach a bhi 'g ràdh, Gu naomhaichear d' ainm. Ach air an làimh eile, ma tha Dia faotainn na glòire tha dligheach dha air son a naomhachd, cha 'n 'eil beannachd nach tig a nuas oirnn féin, air an eaglais, agus air an t-saoghal.

Tha a' chiad iarrtus a' teagasg duinn gur còir glòir Dhé iarraidh os ceann ni sam bith eile. Ach thuilleadh air so, tha riaghailt na h-urnuigh a' feuchainn gu bheil againn ri bhi guidhe air son beannachdan spioradail air thoiseach air ni sam bith aimseireil. An toiseach tha againn ri bhi guidhe, Gu naomhaichear d' ainm, Thigeadh do rìoghachd, Deanar do thoil air thalamh mar a nithear air nèamh; agus 'sann an uair a tha sinn a' tighinn dh' ionnsuidh a' cheathramh iarrtuis, a tha sinn a' guidhe air son ar n-arain làthail. Tha againn ri bhi 'g iarraidh air tùs rìoghachd Dhé agus fhìreantachd-san, agus cuirear na h-uile ni eile ruinn. 'S e bhi sireadh nan nithean a bhuineas do ghlòir Dhé an toiseach, an dòigh a's fhearr agus a's cinntiche gu bhi faotainn nan nithean a bhuineas duinn féin; oir tha 'n diadhachd tarbhach chum nan uile nithean, aig am bheil gealladh na beatha tha làthair, agus a chum teachd.

Anns a' chiad iarrtus, eadhon Gu naomhaichear d' ainm, faodaidh sinn a bhi beachdachadh an toiseach air ciod a tha air a chiallachadh le ainm ar n-Athar a tha air nèamh; agus 's an ath àite, faodaidh sinn a bhi toirt fainear ciod an dòigh anns an còir ainm ar n-Athar nèamhaidh a bhi air a naomhachadh.

I. *'S a' chiad àite* tha ainm Dhé ciallachadh agus a' gabhail a steach a bhuaidhean, 'orduighean, 'fhocal, 'oibre, agus gach ni eile leis an toil leis a bhi 'ga fhoillseachadh féin. An uair a tha e air àithne dhuinn a bhi naomhachadh ainme Dhé, tha so dìreach a' ciallachadh

gu bheil againn ri bhi toirt glòire agus urraim do Dhia féin.

1. Dh' fhoillsich Dia 'ainm dhuinn ann an obair a' chruthachaidh. Cuiridh na nèamhan an céill glòir Dhé, deir an Salmadair, agus nochdaidh na speuran gnìomh a làmh. Agus tha Pol ag innseadh gu bheil a chumhachd sìorruidh agus a dhiadhachd air am faicinn gu soilleir, air dhoibh a bhi so-thuigsinn, o na nithibh a rinneadh. Ann an obair a' chruthachaidh chi sinn gun teagamh mòran de chumhachd, de ghliocas, agus de mhaitheas Dhé, ach cha 'n 'eil an cruinne-cé, cha 'n 'eil ni air bith a rinn Dia, comasach air a bhi foillseachadh uile ghlòire Dhé. Tha glòir neo-chrìochnach agus do-rannsachaidh anns a' chruithfhear bheannaichte. Agus do brìgh so,

" An cruthach' cha dean le uile ghlòir,
Làn fhoillseachadh air Dia nam feart,
Cha 'n 'eil 's na h-oibre ud gu léir,
Ach taisbean earlais air a neart.
Oir ni bheil dadum cosmhuil riut
Am measg na chruthaich thu gu léir,
'S a' measg nan daoine ni bheil cainnt
A labhras d' ainm ach d' fhocal féin."

2. Agus ma bheachdaicheas sinn air leabhar an fhreasdail, gheibh sinn nàdur, buaidhean, agus ainm Dhé sgrìobhta an sin mar an ceudna, oir ann an oibribh an fhreasdail tha Dia gu ro naomh, gu ro ghlic, agus gu ro chumhachdach a' coimhead, agus a' riaghladh nan uile chreutairean, 'g an stiùradh uile, agus an uile ghniomhara, chum a ghlòire féin. Tha eachdraidh an t-saoghail, agus eachdraidh na h-eaglaise, agus mar an ceudna caithe-beatha gach neach againn, a' foill-

seachadh mar a tha Dia 'g oibreachadh 's an fhreasdal. Da rìreadh tha gliocas, agus cumhachd, agus maitheas, agus fìrinn thar gach uile eòlas, anns an dòigh 's a' bheil Dia toirt rùintean gu crìch 'na fhreasdal. Tha e toirt air na h-uile nithean a bhi 'g oibreachadh chum maithe do'n dream aig am bheil gràdh dha. Araon a thaobh oibre a' chruthachaidh, agus a thaobh oibre an fhreasdail tha e iomchuidh a bhi 'g ràdh, Cia lìonmhor d' oibre, a Thighearna ! ann an gliocas rinn thu iad gu léir. Cia òirdheirc d' ainm air feadh na talmhainn uile !

3. Ach ged tha oibre a' chruthachaidh agus an fhreasdail a' toirt dhuinn tomhas de eòlas air nàdur agus air buaidhean Dhé, cha 'n 'eil an t-eòlas so ach fann agus dorcha 'an coimeas ris an fhoillseachadh shoilleir a th' againn air Dia anns na Sgrìobtuire Naomha. Tha 'n solus nàdurra tha 's an duine féin, agus oibre Dhé, a' taisbeanadh gu soilleir gu bheil Dia ann, ach is iad 'fhocal agus a spiorad a mhàin a tha foillseachadh Dhé gu diongmhalta agus gu h-éifeachdach do dhaoine chum an slàinte. An iongantach, mata, ged bha cuid de na daoine a b' fhearr agus bu ghlice am measg nan cinneach roimhe theachd Chriosd, coltach ri Socrates agus Plato, sealltuinn ri fear-teagaisg o nèamh a bheireadh dhoibh barrachd eòlais na b' urrainn iad a bhi faotainn o'n reusan féin, mu thimchioll bith Dhé, mu thimchioll an dleasdanais 's a' bheatha so, agus mu thimchioll nàduir na beatha a tha ri teachd? Cha 'n 'eil sinn cho taingeil air son a' Bhìobuill 's bu chòir dhuinn ; agus 's math a dh' fhaodadh an Salmadair bhi 'g ràdh, Dh' fhoillsich e 'fhocal do Iacob, a reachdan agus a bhreitheanais do Israel. Cha do bhuin e mar so ri cinneach sam bith ;

cha mhò a b' aithne dhoibh a bhreitheanais. Molaibh-se an Tighearn.

4. Anns an Sgrìobtuir tha Dia toirt duinn aithne air a bhuaidhean leis na h-ainmean a tha e gabhail d'a féin. Is e El-Shaddai, an t-Uile-chumhachdach. Is e Iehobhah, a Ti a bha ann o shìorruidheachd, aig am bheil a bhith uaith féin, a tha toirt bith do gach creutair beò, Alpha agus Omega, An Toiseach agus a' Chrìoch. D'a thaobh-sa mhàin faodaidh sinn a bhi 'g ràdh,

" Uaithe féin ta bhith a' sruth',
Neo-chruthaichte ta uile bhuaidh,
Neo-chrìochnaichte 'n a nàdur féin,
'S féin-dhiongmhaltas ga'n cumail suas."

Is e Iehobhah—*Iereh,* an Dia sin a chi agus a leasaicheas ar n-uireasbhuidhean, mar theagaisg e dh' Abraham air a bheinn, 'nuair a sholair e reithe mar thabhartas-loisgte an aite a mhic. Is e Iehobhah—*Rophi,* an Dia a shlànuicheas sinn o ar n-euslaintean uile. Is e Iehobhah—*Nisi,* an Tighearn ar Bratach, ainm a ghabh e dha fhéin an uair a thug e buaidh do Israel thar Amelec, trìd eadar-ghuidhe Mhaois air a' bheinn. Is e Iehobhah—*Shalom,* Iehobhah ar Sìth. Is e Iehobhah —*Sidcenu,* Iehobhah ar Fìreantachd-ne. Is e Iehobhah —*Shammah,* Iehobhah maille rinn, an Dia tha ghnàth a' chòmhnuidh maille r'a shluagh. Is òirdheirc da rìreadh na h-ainmean so, agus tha gach ainm dhuibh a' toirt fa'r comhair cuibhrinn de ghlòir ar n-Athar a tha air nèamh.

5. Ann an dòigh ro shònruichte fhuair Maois deadh-ghean 'an làthair an Tighearna. An uair a thubhairt e ris an Tighearn, Foillsich dhomh, guidheam ort, do ghlòir, an sin fhreagair Dia agus thubhairt e ris,

" Bheir mi air mo mhaitheas uile dol seachad ann ad làthair, agus gairmidh mi ainm an Tighearna a' d' fhianuis. Agus thàinig an Tighearn nuas ann an neul, agus sheas e maille ris an sin; agus ghairm e ainm an Tighearna. Agus chaidh an Tighearn seachad fa 'chomhair, agus ghairm e, An Tighearn, An Tighearn Dia iochdmhor agus gràsmhor, fad-fhulangach, agus pailt ann an caoimhneas agus ann am fìrinn, a' gleidheadh tròcair do mhìltibh, a' maitheadh aingidheachd, agus eusaontais, agus peacaidh, agus nach saor air aon dòigh an ciontach; a' leantuinn aingidheachd nan aithrichean air a' chloinn, agus air cloinn na cloinne, air an treas agus air a' cheathramh ginealach." 'S e so am foillseachadh a's soilleire a th' againn anns an t-Seann-Tiomnadh air ainm an Tighearna.

6. Ach 's e Criosd, Mac sìorruidh Dhé, a tha toirt duinn an fhoillseachaidh a's foirfe air buaidhean agus air ainm ar n-Athar a tha air nèamh. 'S ann am pearsa agus an teagasg Chriosd tha sinn faicinn an Athar; agus cha b' urrainn duinn eòlas fhaotainn air athaireileachd Dhé idir ach trìd Chriosd. Cha 'n fhaca neach air bith Dia riamh; an t-aon-ghin Mic, a tha ann an uchd an Athar, is esan a dh' fhoillsich e. Rinneadh am Focal 'na fheòil, agus gabh e còmhnuidh 'n ar measg-ne, chum a bhi' foillseachadh an Athar dhuinn. An uair a dh' amhairceas sinn air Criosd tha sinn a' faicinn glòire an Athar, agus fìor iomhaigh a phearsa. B' urrainn Criosd bhi 'g ràdh, Athair, dh' fhoillsich mise d' ainm; agus b' urrainn e bhi 'g ràdh mar an ceudna, An ti a chunnaic mise, chunnaic e an t-Athair.

II. Ach a nis 's *an dara àite,* thugamaid fainear ciod tha air a chiallachadh leis na facail so, Gu naomhaichear d' ainm. Ciod a tha sinn a' tuigsinn le bhi naomh-

achadh ainme ar n-Athar a tha air nèamh? Tha oibre a' chruthachaidh agus an fhreasdail comasach ann an seadh air a bhi glòireachadh agus a' moladh Dhé, ach cha 'n urrainn iad a bhi 'g a naomhachadh, oir is iad creutairean reusanta mhàin a tha comasach air a bhi naomhachadh ainme Dhé. Uime sin gheibh sinn an Salmadair ag ràdh, " Molaidh d' oibre gu léir thu, a Thighearna, agus beannaichidh do naoimh thu. Ard-aichidh mi thu, mo Dhia, mo Rìgh, agus beannaichidh mi d' ainm gu saoghal nan saoghal." Tha oibre Dhé a' foillseachadh a chumhachd, a ghliocais agus a mhaitheis, ach tha iad 'nan tosd agus balbh a thaobh a naomhachd. 'S e dleasdanas agus sochair cloinne Dhé a bhi naomhachadh an Athar nèamhaidh. Ach cionnus a tha iad gu bhi deanamh so?

1. Tha e soileir nach 'eil sinn comasach ann an dòigh sam bith air a bhi deanamh Dhé naomh, no a bhi air a mhodh air bith a' meudachadh a naomhachd. Tha Dia gu h-iomlan naomh a cheana, agus 's e 'n tobar o bheil gach naomhachd a' sruthadh. An uair a tha e air a ràdh 's an Sgriobtur gu bheil Dia 'g ar beannachadh, no 'g ar naomhachadh, tha so ciallachadh gu bheil e da rìreadh 'g ar deanamh naomh, agus a' toirt dhuinn beannachdan agus tìodhlacan. Ach air an làimh eile, 'nuair a tha sinne naomhachadh agus a' beannachadh ainme ar n-Athar a tha air nèamh, cha 'n 'eil sinn ach ag aideachadh gu bheil Dia naomh agus beannaichte a cheana, agus gu bheil e airidh air na h-uile glòir agus urram a chionn gu bheil e gu h-iomlan naomh agus beannaichte. Tha dà bhrìgh nam facal againm 's na briathraibh so le Pol, " Beannaichte gu robh Dia, eadhon Athair ar Tighearna Iosa Criosd, a bheannaich sinne leis gach uile bheannachadh spioradail ann an

ionadaibh nèamhaidh ann an Criosd." Tha Dia da rìreadh 'gar beannachadh le bhi toirt beannachdan duinn, agus tha sinne beannachadh Dhé, 'nuair a tha sinn a' toirt molaidh dha air son a thìodhlacan.

2. Tha sinn a' naomhachadh ainme ar n-Athar a tha air nèamh 'nuair a tha sinn ag altrum smuaintean agus beachdan freagarrach agus urramach d'a thaobh. Tha Dia 'n a bhreitheamh cothromach agus 'na Athair caomh, tha e 'na leòmhan agus 'na uan, tha e làn mòralachd agus làn irioslachd, tha e làn glòire agus làn séimheachd, tha e pailt ann am maitheanas, do gach peacach a ghabhas aithreachas, agus làn féirg an aghaidh gach peacach dalma agus rag-mhuinealach. Tha ceartas agus fìrinn aige, cho math ri tròcair agus gràdh. Tha e 'na rìgh mòr, ach 's ann air rìgh-chaithir nan gràs a tha e 'na shuidhe. Ann an ainm Dhé tha tròcair agus fìrinn air còmhlachadh a chéile; tha ceartas agus sìth air pògadh a chéile. Ma tha sinn toileach a bhi naomhachadh ainme Dhé, feumaidh sinn a bhi cuimhneachadh gu bheil na buaidhean so a' coinneachadh anns an ainm ghlòrmhor so.

3. Ma tha miann oirnn a bhi naomhachadh ainme ar n-Athar neamhaidh 's còir duinn tighinn 'na làthair leis na h-uile urram 'nuair a tha sinn a' toirt aoraidh dha. Is e so an ni a labhair an Tighearn ag ràdh, " Anntasan a thig am fagus dhomh naomhaichear mise, agus an làthair an t-sluaigh uile glòraichear mi." Anns an uaignidheas 'nuair a tha sinn ri urnuigh, 's còir duinn a bhi naomhachadh an Tighearn ar Dia 'nar cridheachan. Anns an teaghlach 's còir duinn a bhi 'ga aideachadh mar fhear-dìonaidh agus mar fhear-beannachaidh ar dachaidh. Agus ann an aoradh follaiseach Dhé, thigeadh duinn gach urram agus onoir

a thoirt dha 'n làthair an t-saoghail, agus a bhi naomhachadh an ainme bheannaichte 'an cuideachd ar co-chreideach.

4. Tha ainm Dhé air a naomhachadh trìd naomhachd a shluaigh. 'S iomadh earail a th' againn a thaobh an ni so, " Bithibh naomha, oir tha mise an Tighearn bhur Dia naomh. Gach neach a tha 'g ainmeachadh ainme Chriosd, tréigeadh e eucoir. Is i so toil Dhé, eadhon bhur naomhachadh, oir cha do ghairm Dia sinne gu nèo-ghloine, ach gu naomhachd." Cha 'n 'eil neach sam bith comasach air a bhi 'g ràdh, Gu naomhaichear d' ainm, mar 'eil gràdh aige féin do naomhachd 'na chridhe, agus mur 'eil e naomh agus neo-lochdach 'na ghiùlan. 'S ann an uair a tha clann Dhé nochdadh iomhaigh Chriosd 'nan giùlan féin a tha iad a' toirt air muinntir eile bhi 'g aideachadh cho naomh 's tha Dia o bheil uile naomhachd a shluaigh a' sruthadh. Is sinne litir Chriosd, is sinne fianuisean Chriosd, agus ma tha sinne tighinn beò gu naomh, gu cothromach, agus gu neo-lochdach, bithidh ainm Dhé air a naomhachadh annainn agus tromhainn.

5. Tha ainm an Tighearn' air a naomhachadh 'nuair a tha sinn ag aideachadh ar truaillidheachd féin agus a' cliùthachadh naomhachd neo-chrìochnach ar n-Athar a tha air nèamh. Faodaidh sinn a bhi beachdachadh air an dà dhealbh so, air peacaidhean féin air an aon làimh, agus naomhachd Iehobhah air an làimh eile. Tha 'm fàidh Isaiah ag ràdh a thaobh Dhé, " Is naomh, naomh, naomh Tighearn nan sluagh, tha an talamh uile làn d'a ghlòir." Ach mu thimchioll féin agus a thaobh Israeil tha e 'g ràdh, " Mo thruaighe mise ! oir is duine mi aig am bheil bilean neò-ghlan, agus am measg sluaigh aig am bheil bilean neò-ghlan tha mi a' m' chòmhnuidh."

Agus tha Daniel a' cur na cùise mar so, "O Thighearna, buinidh fìreantachd dhuit-sa, ach dhuinne buinidh nàire gnùise, a chionn gu'n do pheacaich sinn a' d' aghaidh." Bha e 'na chleachd aig Innseanaich America, 'n uair a bha iad a' tighinn an làthair an rìgh, a bhi cur orra an aodaich bu mhiosa a bh' aca, chum gu'm bitheadh na h-uile maise, mòralachd, agus grinneas a' socrachadh air an rìgh 'na aonar. Agus mar so cuideachd, an uair a tha sinne a' teachd an làthair Dhé, ag aideachadh gu bheil sinn uile mar ni truaillidh, agus ar n-uile fhìreantachd mar luideig shalaich, tha sinn a' moladh agus a' cur urraim air naomhachd ar n-Athar a tha air nèamh.

6. 'S còir duinn a bhi gnàthachadh an ainme bheannaichte so leis gach urram 'nar còmhradh agus 'nar n-uile cho-luadar. 'Si 'n treas àithne, Na tabhair ainm an Tighearna do Dhia an dìomhanas; oir cha mheas an Tighearn neò-chiontach esan a bheir 'ainm an dìomhanas. Na gabhadh neach sam bith ainm naomh Dhé gu faoin 'na bhilibh. Thugadh sean 'us òg an aire nach bi iad a' toirt àite do mhionnan 'nan còmhradh. B'e sin da rìreadh a bhi mi-ghnàthachadh agus a' mi-naomhachadh ainme Dhé. Na deanadh sean no òg feum dhe 'n ainm naomh so gu bhi cur, mar tha iad am beachd, blas no snas air fala-dhà no air baothaireachd air bith. Ma tha sinn a' gnàthachadh ainme Dhé aig àm air bith deanamaid sin le urram. Bha 'n diadhair ainmeil Iain *Howe* aig àm àraidh a' gabhail bidh aig bòrd maille ri duine uasal, a bha leudachadh air na buaidhean cliùiteach a bhuineadh do Rìgh Tearlach a h-aon. An dràsda 'us rithist bha e gnàthachadh mionnan 'na chainnt. An uair a sguir e, thubhairt *Howe* ris gu'n do chì-chuimhnich e aon bhuaidh air son

an robh Rìgh Tearlach ro chliùiteach. Ciod i bhuaidh sin? thubhairt an duine uasal. Tha, deir *Howe,* gu bheil e air aithris leis na h-uile, a bha eòlach air an Rìgh, nach do ghnàthaich e aig àm air bith a bhi ri mionnan 'na chòmhradh coitchionn. Fhuair fear nam mionnan a chronachadh le eisempleir an Rìgh a bha e moladh, agus tha e air a ràdh gu'n do ghabh e gu suairc agus mar dhuine uasal ris an achmhasan, agus gu'n do gheall e gu'n sguireadh e 'san àm ri teachd dhe'n droch chleachd dha 'n robh e buailteach. Là eile, 'nuair a bha 'n diadhair urramach so 'g inneachd air an t-stràid 'an Lunnainn, thàinig e suas ri dà dhuine uasal, a bha ann an inbhe àird, ann an lùchairt an rìgh. An uair a bha e dol seachad orra bha e 'g an cluinntinn a *damnadh* a chéile gu garg. Air dha *ad* a thoirt dheth, chrom se e féin gu modhail, agus thubhairt e, "Tha mise a' guidhe air Dia gu'm *beannaich* e sibh le chéile." Chuir an fhàilte neo-chumanta so iongantas orra, dhìchuimhnich iad an corruich, agus thug iad le chéile taing da.

Tha cuid a tha buailteach do'n pheacadh ghràineil so gabhail an leithsgeil féin, agus ag ràdh nach 'eil ann ach cleachd. Ach nach 'eil duine air aithneachadh le a chleachd? Agus bi thusa cinnteach ma's e 's cleachd dhuit-sa bhi mionnachadh, gur e 's cleachd do Dhia, gu'n a bhi meas neò-chiontach an dream a bheir 'ainm 'an dìomhanas, agus nach fuiling e dhoibh a' dol as o pheanas. Cha d' amais neach riamh air deadh leithsgeul air son a bhi ri mionnan. Bha neach àraidh anns an Fhraing roimhe so, agus bha e 'n dà chuid 'n a Phrìonnsa agus 'na Ard-easbuig. Chuala duine bochd am fear so aon là mionnachadh gu cruaidh, agus gheuramhairc e air le mòr iongantas. Ciod an spleuchd a

th' ort? ars' am Prionnsa. Tha, deir an duine bochd, a chionn gu 'n cuala mi Ard-easbuig a' mionnachadh. " Tha mi mionnachadh," ars' esan, " cha 'n ann mar Ard-Easbuig ach mar Phrionnsa." An sin fhreagair am fear eile e, " Ach 'nuair a gheibh an Diabhul am Prionnsa, ciod a dh' éireas do'n Ard-Easbuig? Sibhse tha òga, thugaibh an aire nach tig facal mionnachaidh a' chaoidh a mach as 'ur beul, agus na gnàthaichibh ainm Dhé gun suim agus gun umhail, an t-ainm glòrmhor sin nach luaidh Iudhach no Mahometach, ach le mòr urram agus le mòr mheas.

7. Tha sinn a naomhachadh ainme Dhé 'nuair a tha sinn a' deanamh na's urrainn duinn gu bhi 'g a dheanamh aithnichte do mhuinntir eile. Cia mar a's urrainn sluagh ainm a naomhachadh air nach cual' iad riamh iomradh? 'S e urnuigh a tha 'n so, gu'm biodh an dream tha aineolach air Dia faotainn eòlais air, agus an sin gu'm biodh na h-uile a tha faotainn aithne air, a' naomhachadh 'ainme, agus gu 'm biodh an gealladh so air a choimh-lìonadh, " O éirigh na gréine gu ruig a dol fodha bithidh m'ainm-sa mòr am measg nan cinneach."



# AN DARA IARRTUS.

*Thigeadh do Rìoghachd.*—Mata, VI. 10.

THA Dia naomh, agus uime sin is còir duinn a bhi guidhe, Gu naomhaichear d' ainm. Tha Dia mar an ceudna 'na rìgh, agus do bhrìgh sin, tha e iomchuidh gu 'm bitheamaid a' guidhe, Thigeadh do rìoghachd. Tha na h-uile tha toileach bhi 'g ràdh, Gu naomhaichear d' ainm, toileach bhi 'g ràdh cuideachd, Thigeadh do rìoghachd, oir tha ainm Dhé air a naomhachadh agus air a ghlòireachadh le teachd a rìoghachd. Tha 'n dara iarrtus mar so a' leanachd gu nàdurr' a' chiad iarrtuis. Tha Dia gu h-iomlan naomh, agus anns a' chiad iarrtus tha sinn a' guidhe gu 'm bi e taotainn glòire a naomhachd; agus a chionn gu bheil e 'na rìgh, tha sinn a' guidhe 's an dara iarrtus gu 'm bi glòir a' teachd 'na ionnsuidh o shoirbheachadh a rìoghachd. 'S e so aon de na dòighean anns am bheil naoimh an Tighearna toileach a bhi 'g a ghlòireachadh. "Molaidh d' oibre gu léir thu, a Thighearna, agus beannaichidh do naoimh thu. Air glòir do rìoghachd labhraidh iad, agus cuiridh iad an céill do chumhachd, chum a bheartan iongantach a dheanamh aithnichte do chloinn nan daoine, agus glòir mòralachd a rìoghachd. Is rìoghachd shìorruidh do rìoghachd-sa; is mairidh d' uachdaranachd air feadh nan uile linn."

I. *An toiseach,* thugamaid fainear nàdur na rìoghachd air son am bheil againn ri bhi guidhe mar so. 1. 'S e Dia a chruthaich na h-uile nithe, agus tha uachdaranachd aige mar an Cruithfhear thar gach ni a rinn e. 'S esan

rìgh an domhain uile, agus feumaidh nèamh, talamh, agus ifrinn bhi striochdadh dha. Ach thug an t-Athair na h-uile uachdaranachd thairis do 'n Mhac, agus dh' òrduich e e 'na oighre air na h-uile nithean, tre 'n do chruthaich e fòs na saoghail. Rinneadh na h-uile nithean leis, agus as 'eughmhais cha d' rinneadh aon ni a rinneadh. "Is ann leis-san," deir Pol, "a chruthaicheadh na h-uile nithean a tha air nèamh agus a tha air talamh, faicsinneach agus neo-fhaicsinneach, ma's àrd-chaithrichean iad, no tighearnais, no uachdaranachan, no cumhachdan; is ann leis-san agus air a shon-san a chruthaicheadh na h-uile nithean." 'S e Criosd an làmh trìd a d' rinn Dia na saoghail. 'S e Criosd rìgh an domhain, agus tha 'uachdaranachd thar na h-uile nithean 's a' chruinne-ché airidh air gach cliù agus glòir o gach creutair cruthaichte. Faodaidh sinn a bhi 'g ràdh ris, "Is leatsa, O Thighearn, a' mhòrachd, agus an cumhachd, agus a' ghlòir, agus a' bhuaidh, agus a' mhòralachd; oir is leat na h-uile a tha air nèamh agus air talamh; is leat an rìoghachd, O Thighearn, agus tha thu air d' àrdachadh mar cheann thar na h-uile." Ach ged tha Criosd 'na rìgh thairis air chruinne-ché gu h-iomlan, cha 'n i so an rìoghachd a tha air a ciallachadh 'nuair a tha sinn ag ràdh, Thigeadh do rìoghachd.

2. Tha uachdaranachd aig Criosd mar an ceudna thairis air na h-uile nithean 'san fhreasdal. Tha na h-uile ni a chaidh chruthachadh a' comh-sheasamh annsan. Cha 'n 'eil ni no neach thar nach 'eil e riaghladh 'na fhreasdal. Cha 'n 'eil ni sam bith a' tachairt thaobh tuiteamais, ach tha gach ni tighinn gu crìch a réir comhairle Dhé, oir aithnichte do Dhia tha oibre féin uile o thoiseach an t-saoghail. Tha e 'na

aobhar aoibhneis d'a shluaigh gu bheil Criosd a' riaghladh thar gach ni 'na fhreasdal, agus nach 'eil ni air bith air nach 'eil e làn èolach. Cha tuit gealbhonn dh' ionnsuidh na talmhainn gun fhios da, tha fuilteinean bhur cinn uile air an àireamh leis, tha e beathachadh eunlaith an adhair, tha e 'g eudachadh le maise lilighean na macharach, tha e toirt air na h-uile nithean a bhi comh-oibreachadh chum maithe do 'n dream aig am bheil gràdh dha, agus da rìreadh faodaidh sinn na h-uile cùram a thilgeadh airsan, oir tha cùram aige dhinn. Ach ged a tha so uile fìor cha 'n e riaghladh Chriosd anns an fhreasdal a th' againn anns an amharc 'nuair a tha sinn ag ràdh, Thigeadh do rìoghachd.

3. Anns an t-Seann-Tiomnadh, agus gu sònruichte 's a' Tiomnadh-Nuadh, tha rìoghachd eile air a toirt fa'r comhair a tha air a gairm gu tric rìoghachd nèimh, no rìoghachd Dhé, agus is i so an rìoghachd a tha 'nar n-aire 'nuair a tha sinn a' cur suas an iarrtuis so, Thigeadh do rìoghachd. 'S bitheanta tha Criosd 'na chosamhlachdaibh ag innseadh ciod a tha an rìoghachd so a ciallachadh, agus ciod ris am bheil i cosmhuil. Tha i gabhail a steach an dà chuid rìoghachd nan gràs agus rìoghachd na glòire. So an rìoghachd a chuir Dia nèimh a suas am measg dhaoine air thalamh, agus tha i anns na h-uile seadh eu-coltach ri rìoghachd cumhachd an dorchadais.

*(a)* 'S e Criosd Rìgh nan rìgh agus Tighearn nan tighearn, agus tha a rìoghachd a' riaghladh osceann nan uile. Ach is e gu sònruichte Rìgh nan gràs, oir tha Iehobhah ag ràdh, Gidheadh dh' ung mise mo Rìgh air Sion, mo shliabh naomh-sa. Tha e fìor gun teagamh gu bheil an Ti a's àirde a' riaghladh ann an rìoghachd dhaoine agus a' deanamh mar a's àill leis, ach

tha e gu sònruichte 'na Rìgh osceann a shluaigh féin, agus uime sin tha Daibhidh ag ràdh, Bitheadh fios aig daoine gu bheil Dia 'na uachdaran ann an Iacob, gu ruig crìochan na talmhainn. Chuir Dia na h-uile nithean fo chosaibh Chriosd, agus thug e e gu bhi 'na cheann os ceann nan uile nithean do'n eaglais, a tha 'na corp aige, lànachd an ti a tha lìonadh nan uile nithean anns na h-uile.

'S ann do bhrìgh gu'n do dhì-chuimhnich, an dà chuid uachdarain shaoghalta agus luchd-dreuchd na h-eaglais, an dealachadh a tha eadar cumhachd an uachdarain shaoghalta agus an t-uachdaranachd spioradail a chuir Criosd ann an làmhan luchd-dreuchd na h-eaglais, a thachair gu'n robh geur-leanmhuinn air a dheanamh cho tric air naoimh an Tighearna. Ciod air bith co nàimhdeile 's a dh' fhaodadh luchd-dreuchd na h-eaglais a bhi, cha bhitheadh e 'nan comas a bhi tilgeadh 'am prìosan, no losgadh na muinntir ris an robh fuath aca, mar bitheadh an t-uachdaran saoghalta toirt còmhnadh dhoibh. Ach dh' iadh iad làmh mu làimh, agus 's e so a rinn am breamas. Feumaidh an dà uachdaranachd so a bhi air an cumail air leth, agus gu'n an darna h-aon dhuibh a bhi gabhail gnothuich ris an ni a bhuineas do'n aon eile. B'e so a bha Aindreas *Melville* a' ciallachadh 'n uair a thubhairt e ri Rìgh Seumas, Tha dà rìgh agus dà rìoghachd ann an Albainn, Rìgh Seumas 'na rìgh thar an stàid, agus Iosa Criosd 'na Rìgh agus 'na cheann thar 'na h-eaglais. A nis 's i an rìoghachd spioradail so, rìoghachd Dhé, rìoghachd nèimh, no an eaglais, a tha sinn a' ciallahcadh 'nuair a tha sinn a' cur suas an iarrtuis so, Thigeadh do rìoghachd.

*(b)* Tha 'n rìoghachd so a gabhail steach cumhachd

agus oibreachadh an Spioraid anns an anam. Tha Criosd a' cur suas a rìoghachd 's an taobh stigh dhinn, agus an sin le a ghràs agus le a spiorad tha e riaghladh thar cridhe agus inntinn an duine. An uair a dh' fheòraich na Phairisich de Chriosd, c' uin a thigeadh rìoghachd nèimh, thubhairt e riu, Cha tig rìoghachd Dhé air chor 's gu mothaichear i. Cha mhò a their iad, Feuch an so, no, Feuch an sin; oir, feuch, tha rìoghachd Dhé an taobh a stigh dhìbh. Cha 'n 'eil an rìoghachd so gu bhi so-fhaicsinneach agus comharraichte le greadhnachas air bith o'n leth mach, no le glòir shaoghalta sam bith, ach aithnichear i leis a' bhuaidh agus a' chumhachd a bhitheas i cleachdadh thairis air cridheachan agus inntinnean sluaigh Dhé. An uair a dh' fhaighneachd Pilat de Chriosd, An tusa rìgh nan Iudhach? Fhreagair e, "Cha 'n ann de'n t-saoghal so tha mo rìoghachd-sa. Nam b'ann dheanadh mo sheirbhisich cogadh, chum nach tugadh thairis do na h-Iudhaich mi; ach a nis cha 'n ann o so tha mo rìoghachd."

*(c)* Ach a thuilleadh air so tha rìoghachd Dhé a' gabhail a steach mar an ceudna rìoghachd na glòire. An toiseach tha 'n rìoghachd so ciallachadh na h-eaglais fhaicsinnich air thalamh, agus 'san ath àite tha i ciallachadh rìoghachd nan gràs 'san anam, agus 'san àite mu dheireadh tha i ciallachadh rìoghachd na glòire. Tha uachdaranachd shìorruidh aig Criosd, agus a rìoghachd cha sgriosar i. Agus buinidh neo-bhàsmhorachd do shaor-dhaoine na rìoghachd so, agus sealbhaichidh iad beannachdan na rìoghachd gu bràth. Glacaidh naoimh an Ti a's àirde an rìoghachd, agus sealbhaichidh iad an rìoghachd gu sìorruidh, eadhon gu saoghal nan saoghal. Ma choimhideas duine focal

Chriosd cha bhlais e bàs am feasd. An ti a chreideas annam-sa, deir Criosd, tha a' bheatha mhaireannach aige.

Ach cò is urrainn a bhi labhairt gu h-airidh air glòir rìoghachd nèimh? Ged labhradh neach le teangaibh dhaoine agus aingeal cha bhitheadh e murrach air glòir nèimh a chur an céill gu h-iomchuidh, oir tha glòir nèimh do-labhairt. Cha 'n fhaca sùil, agus cha chuala cluas, agus cha d' thàinig ann an cridhe duine, na nithean a dh' ulluich Dia dhoibh-san aig am bheil gràdh dha. Faodaidh sinn a ràdh a thaobh glòir nèimh mar a thubhairt an Salmadair a thaobh uile-fhiosrachd Dhé, Is ro-iongantach an t-eòlas so air mo shon; tha e àrd, cha ruig mi air. Tha glòir nèimh, coltach ri gràdh Chriosd, a' dol thar gach uile eòlas. Tha glòir nèimh ionann 's na briathran do-labhairt a chuala Pol, 'nuair a thogadh suas gu pàrras e, nach fhaodadh an labhairt air thalamh.

II. Ach a nis *'san dara àite* thoireamaid fainear an urnuigh a th 'againn ri bhi 'cur suas air son na rìoghachd so. 'Nuair a tha sinn ag ràdh, Thigeadh do rìoghachd, tha sinn a' guidhe gu 'm bi deadh shoirbheas aig aobhar Chriosd 'nar cridheachan, 's an eaglais, agus anns gach cearn dhe'n domhan. 'S e iarrtus air leth farsuing a tha 'n so. Anns an iarrtus so tha sinn a' guidhe gu 'm bi rìoghachd a' pheacaidh agus shàtain air an sgrios, gu 'm bi 'n Soisgeul air a chraobh-sgaoileadh air feadh an domhain, gu 'm bi na h-Iudhaich air an gairm, agus iomlanachd nan Cinneach air teachd, gu 'm bi 'n eaglais air a glanadh o thruaillidheachd, gu 'm bi meadhonan nan gràs air an deanamh éifeachdach gu bhi 'g iompachadh pheacach, agus gu bhi daingneachadh agus a' togail

suas sluaigh Dhé, gu 'm bi Criosd a' riaghladh 'an cridheachan a shluaigh 'an so, agus gu'n luathaich e féin a dhara theachd. Tha 'n urnuigh so air bhi dol suas dh 'ionnsuidh rìgh-chaithreach Dhé o chionn dà mhìle bliadhna, agus mar so bithidh a' chùis gu linn nan linn. Tha i nis a' dol suas o gach cearn dhe 'n domhan, á tuath 's á deas, o'n ear 's o'n iar, ann an ciadaibh cainnte. Tha i dol suas o eaglaisean greadhnach 's rìomhach, agus o thighean-aoraidh suarach 's diblidh, o'n leanabh bheag aig glùn a mhàthar, agus o'n fheallsanach a tha fòghluimte anns gach ghè eòlais, agus mar so bithidh e gu cian nan cian.

1. Anns an iarrtus so tha sinn a' guidhe gu 'm bi Criosd a' faotainn na buadha thar uile 'naimhdean. Tha sinn ag asluchadh gu 'm bi uile naimhdean na rìoghachd air an toirt dh' ionnsuidh an duslaich agus gu 'n imlich iad an ùir. Cha 'n 'eil nàmhaid aig Criosd no aig a shluagh nach 'eil e comasach air a bhi ceannsachadh. Tha againn ri bhi 'g urnuigh gu 'm bi e faotainn na buadha thar uile 'naimhdean féin, agus thar uile naimhdean a shluaigh. 'S ann tre chreidimh, agus urnuigh, agus fhoighidin a's urrainn duinne buaidh fhaighinn thairis air ar naimhdean. Tre urnuigh agus fhoighidin fhuair an eaglais riamh buaidh 'nuair a bha i fulang foirneirt agus geur-leanmhuinn.

An uair a chaidh mòran dheth na *Hugonots* a chur gu bàs airson a bhi 'g aideachadh a' chreidimh ath-leasaichte, thubhairt *Bésa* fòghluimte ri Nabharr, Rìgh na Frainge, Is fìor, a Rìgh, gu'r e crannchur na h-eaglais a bhi fulang bhuillean, agus cha 'n e bhi 'g an toirt seachad, ach 's còir do d' mhòrachd a bhi toirt

fainear gu'r e th' ann 'san eaglais innean a chaith as cheana mòran ùird. Fhuair Criosd buaidh thairis air uile naimhdean féin, agus thugadh dha crùn, agus chaidh e mach a' buadhachadh, agus chum gu'm buadhaicheadh e thar uile naimdean a shluaigh. Tha e 'g ràdh r'a shluagh, Anns an t-saoghal bithidh àmhghar agaibh, ach bitheadh deadh mhisneach agaibh, thug mise buaidh air an t-saoghal. Tha na creidmhich a' faotainn tuilleadh agus buaidh thar an uile naimhdean trìdsan a ghràdhaich iad, agus faodaidh iad a bhi 'g ràdh, " Buidheachas do Dhia, a tha toirt dhuinne na buadha, tre ar Tighearn Iosa Criosd."

2. 'S an iarrtus so tha sinn a' guidhe gu'm bi soirbheachadh aig eaglais Chriosd anns gach àite 's a' bheil i air a suidheachadh. Tha sinn ag asluchadh gu 'm bi beannachd Dhé a ghnàth dol 'an cois mheadhonan nan gràs, agus mar so gu'm bi iad air an deanamh éifeachdach chum peacaich a thionndadh o dhorchadas gu solus, agus o chumhachd shàtain gu Dia. Tha sinn toileach gu'm bi peacaich anns gach àite ag ràdh, Ciod a dh' fheumas sinn a dheanamh chum gu'n tèarnar sinn? agus gu 'm bi na h-uile tha 'g ainmeachadh ainme Chriosd a' tréigsinn eucoir. 'S an iarrtus so tha sinn a' guidhe, cha 'n e, Soirbhich leis an eaglais d' am buin sinne, ach, Soirbhich le eaglais Chriosd air thalamh. Tha sinn a' guidhe gu'n toir Ceann na h-eaglais aodhairean d'a phobull a réir a chridhe féin, a bheathaicheas iad le eòlas agus le tuigse. Tha sinn a' guidhe mar an ceudna gu'm bi sìth aig an eaglais, agus gu 'm bi sluagh Dhé anns gach àite a' gabhail còmhnuidh ann an aonachd. Agus tha sinn a' guidhe gu sònruichte gu 'm bi an eaglais

gu mòr air a meudachadh, leis an Spiorad Naomh bhi air a dhòrtadh nuas gu pailt, mar thachair 'an Ierusalem air là na cuingis.

3. 'S an iarrtus so tha sinn a' guidhe gu'm bi soisgeul nan gràs air a chraobh-sgaoileadh dh' ionnsuidh crìochan an domhain. Tha mòran àitean dorcha air feadh an t-saoghail air nach d' éirich Grian na Fìreantachd fhathast, agus tha àitean eile air an d' éirich Grian na Fìreantachd aon uair le slàinte 'na sgiathan, ach chaidh an coinnleir atharrachadh as àit o cheann fhada. Agus tha na h-Iudhaich gus an là 'n diugh a' cur cùl ris a' Mhesiah a chaidh a ghealltuinn d' an aithrichean. Ach 'se gealladh Dhé gu'm bi uachdaranachd aig Criosd thar an domhan uile. "Iarr orm," thubhairt an t-Athair ris a' Mhac, "agus bheir mi dhuit na cinnich mar oighreachd agus crìochan na talmhainn mar sheilbh." Bha uachdaranachd gu bhi aige o fhairge gu fairge, agus o'n amhainn gu ruig crìochaibh na talmhainn. Bha na h-uile rìghrean gu bhi sleuchdadh sìos dha, agus na cinnich uile gu seirbhis a thoirt dha.

Ach cha 'n 'eil a' chùis mar so fhathast, agus 's còir duinn na h-uile oidhirp a thoirt gu bhi cur eòlais na fìrinn dh' ionnsuidh nan cinneach bochda tha fhathast ann an dorchadas, agus fo sgàil a' bhàis. Thubhairt Criosd r'a eaglais beagan mu'n deachaidh e suas gu nèamh, "Imichibh-sa, agus deanaibh deisciobuil de gach uile chinneach, 'g am baisteadh ann an ainm an Athar, agus a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh, a' teagasg dhoibh gach uile ni a dh' àithn mise dhuibh a choimhead agus feuch, tha mise maille ribh a ghnàth gu deireadh an t-saoghail." Tha e mar fhiachaibh air uile dheisciobuil Chriosd a bhi 'g urnuigh, agus a

bhi saoithreachadh, agus a bhi toirt d' am maoin, a chum gu 'm bi soisgeul nan gràs air a chur a dh' ionnsuidh nan cinneach aineolach. Agus nach còir do Bhreatunn, a bhi cur an t-soisgeil dh' ionnsuidh nan uile tha fo 'brataich 'an cearn sam bith de'n domhan? Co aige tha brath nach do chuir an Tighearn, a tha iongantach ann an comhairle agus òirdheirc ann an gnìomh, sloigh agus dùthchan cian fad as fo uachdaranachd Bhreatuinn, chum gu'm bitheadh muilleinean do-àireamh a' faighinn aithne air Soisgeul nan gràs, a tha comasach air gach dorchadas spioradail a thoirt iar falbh, agus air an deanamh glic chum slàinte? Agus feumaidh sinn a bhi cuimhneachadh gu 'm b' iad teachdairean céin a thug am Bìobull agus an Soisgeul an toiseach o'n Roinn-Eorpa gu Eireann, agus gu 'm b'e Calum-Cille agus a dheisciobuil a thug an Soisgeul o Eireann gu Eilean I, agus an déigh sin dh' ionnsuidh Gàidhealtachd na h-Alba. Agus gu cinnteach 's còir dhuinne, bha cho mòr an comain teachdairean céin 's na linntean a dh' fhalbh, a nis a bhi cur teachdairean a mach le Soisgeul nan gràs gu iomallan na talmhainn.

4. 'S an iarrtus so tha sinn a' guidhe gu'm bi gràsan an Spioraid Naoimh a' fàs 'nar cridheachan féin. 'S e toradh an Spioraid gràdh aoibhneas, sìth, fad-fhulangas, caomhalachd, maitheas, creidimh, macantas, agus stuaim. Ach nach fheum sinn a bhi 'g aideachadh gu bheil iomadh ni 's a' chridhe tha cathachadh an aghaidh nan gràsan 's nan subhailcean so? Faodaidh an neach a 's inbhiche ann an gràs bhi 'g ràdh maille ri Pol, " Tha mi faicinn lagh eile a'm' bhuill, a' cogadh an aghaidh lagha m' inntinn, agus 'ga m' thoirt ann am bruid do lagh a' pheacaidh

a tha ann am bhuill. Och is duine truagh mi! Cò a shaoras mi o chorp a' bhàis so?" Ach cha 'n fhaod sinn a bhi air ar leagadh sìos le dìobhail misnich. Deanamaid faire an aghaidh peacaidh agus an aghaidh buairidh, deanamaid urnuigh, cuireamaid ar n-earbsa ann an Criosd, agus bheir e dhuinn buaidh agus tuilleadh agus buaidh thar gach nàmhaid.

5. Cha 'n urrainn duinn a bhi 'g ràdh ann an tréibhdhireas, Thigeadh do Rìoghachd, mar 'eil sinn féin toileach a bhi 'nar n-ìochdarain 's an rìoghachd so. Cha shealbhaich neach air bith sochairean na rìoghachd mar 'eil e taobh stigh na rìoghachd. Ma tha thu fhathast ann an staid nàdurra, ma tha thu fhathast a mach á Chriosd, 's e chiad ni a th' agad ri dheanamh a bhi creidsinn ann an Criosd agus a bhi gabhail ris mar do Shlànuidhear. Iarr air tùs rìoghachd nèimh agus bhi dol le dian strì a steach innte. Taobh mach na rìoghachd tha cunnart, corruich, agus mallachd, ach taobh a stigh na rìoghachd tha tèaruinteachd, sìth, agus aoibhneas. Cuir do chas taobh a stigh na rìoghachd so, agus bithidh i dhuit mar bha na bailtean dìdein dhoibh-san a bha air an leanachd le dioghaltair na fola. Agus an uair a bhuineas thu féin do 'n rìoghachd, an sin bi 'g ràdh, Thigeadh do Rìoghachd. Ma tha gràdh agad do Chriosd cha 'n 'eil ni nach dean thu gu bhi cur air adhairt aobhar aig a bhaile agus ann an tìrean céin. Air son so bheir thu do smuain, do mhaoin, agus do shaothair, agus bithidh tu 'g urnuigh ri Dia gu'm fuadaich e air falbh aineolas nan cinneach a tha fhathast ann an sgàile a' bhàis, agus gu 'n craobh-sgaoil e eòlas Chriosd air feadh gach earrann de'n domhan o éirigh gu ruig luidhe na gréine.

## AN TREAS IARRTUS.

*Deanar do thoil air thalamh, mar a nithear air nèamh.*— Mata, VI. 10.

'S AN dara iarrtus tha sinn a' guidhe gu'm bi rìoghachd nan gràs air a cur suas 'nar cridheachan, gu'm bi an eaglais fhaicsinneach a' dol am farsuingeachd, agus gu'm bi Criosd a luathachadh a dhara theachd. Cha 'n urrainn duinn a bhi guidhe gu'm bi Criosd 'na Rìgh thairis air an domhan uile, gun a bhi 'g iarraidh mar an ceudna gu'm bi a thoil air a deanamh air thalamh. Cha'n urrainn duinn a bhi 'g a aideachadh gu firinneach agus gu tréibhdhireach mar ar Rìgh, mur e ar n-iarrtus a bhi cur a thoile osceann ar toile fhéin agus osceann toile gach neach eile. Osceann gach ni eile 'san rìoghachd so, tha againn ri bhi toirt ùmhlachd do thoil an Rìgh. 'S an treas iarrtus tha sinn a' guidhe gu'n dean Dia sinn comasach agus deònach le a ghràs gu eòlas a ghabhail air a thoil, agus a bhi freagarrach agus ùmhal dhi anns gach aon ni, mar a tha na h-ainglean air nèamh.

Tha toil Dhé d' ar taobh fhéin agus a thaobh nan uile dhaoine math, taitneach, agus diongmhalta; ach cha 'n 'eil e daonann furasda dhuinne fhaicinn gu bheil a' chùis mar so, agus cha 'n 'eil e idir furasda dhuinn a bhi deanamh a thoile. Tha Criosd ag ràdh ruinn, Gabhaidh mo chuing oirbh, oir tha mo chuing-sa soiomchar agus tha m' uallach eutrom. Agus gheibh sinn an t-Abstol Eoin ag ràdh, Is e so gràdh Dhé, sinn a choimhead 'àitheantan, agus cha 'n 'eil 'àitheanta-

san trom. Ach air an làimh eile, tha sinne faireachduinn reachdan agus àitheantan Dhé cruaidh agus trom gu leòir. Tha na h-uile ann an staid nàdurra cathachadh an aghaidh toile Dhé, do bhrìgh gur naimhdeas an inntinn fheòlmhor an aghaidh Dhé; oir cha 'n 'eil i ùmhal do lagh Dhé, agus cha mhò a tha 'n comas di bhi. Tha peacaich 'n an luchd-fuath air Dia agus air a thoil. Agus cha 'n 'e a mhàin sin, ach tha uiread de thruaillidheachd ann an cridhe leinibh Dhé, 's gu bheil e fàgail toile Dhé eadhon dhàsan iomadh uair duilich a dheanamh. Nach ann againn tha 'm feum air a bhi cur suas an iarrtuis so? Deanar do thoil air an talamh, mar a nithear air nèamh.

Tha toil Dhé air a toirt fa'r comhair ann an Sgriobtuire Naomh an t-Seann Tiomnaidh agus an Tiomnaidh Nuaidh; ach 's e Iosa Criosd, Mac sìorruidh Dhé, agus Fàidh mòr na h-eaglais a tha gu sònruichte a' foillseachadh dhuinn toile ar n-Athar a tha air nèamh. Tha toil Dhé d'ar taobh làn gràidh. Tha toil Dhé d'ar taobh naomh, oir is i toil ar n-Athar a tha air nèamh, agus tha esan iomlan, foirfe 'na uile bhuaidhean. Tha toil Dhé a ghnàth ag iarraidh ar leas. Is àill leis na h-uile bhi air an teàrnadh, agus iad a theachd chum eòlais na fìrinn. Is i a thoil gu'm bi sinn air ar naomhachadh, agus gu'n giùlain sinn iomhaigh fhéin, oir 's i so an t-slighe gu sonas sìorruidh. Is i a thoil gu'm bi sinn a' gràdhachadh a chéile. Is àill leis gu'm bi sinn a' coimhead a reachdan, oir 'nan coimhead tha mòr dhuais. Cha 'n 'eil dleasdanas a tha Dia 'g iarraidh oirnn a bhi deanamh, agus cha 'n 'eil fulangas a tha e 'g iarraidh oirnn a bhi giùlan nach tionndadh e chum ar leas. Theagamh nach urrainn dhuinne iomadh uair a bhi

tuigsinn an aobhair air son am bheil againn ri bhi deanamh an ni so, no bhi giùlan an ni ud eile, do bhrìgh nach e so an t-àm gu bhi toirt dhuinn làn shoilleireachaidh air a' chùis. Tha againn ri bhi cuimhneachadh mar a thubhairt Criosd ri Peadar—An ni 'n tha mi deanamh cha 'n aithne dhuitse a nis; ach bithidh fios agad air an déigh so.

Is i glòir Dhé ni a cheiltinn; agus cha 'n 'eil e idir feumail gu'm bitheamaid a ghnàth a' tuigsinn nan aobhar a th' aig Dia 'na bheachd an uair a tha e toirt àithne dhuinn a bhi deanamh a thoile. Is leòir e ma tha eòlas againn air toil an Tighearn, agus ma tha sinn a' toirt ùmhlachd dhi. Tha e glé thric a' trèorachadh a shluaigh air slighe nach aithne dhoibh. 'S an fhairge tha a shlighe, agus a cheuman anns na huisgeachaibh mòra, agus cha 'n aithnichear luirg a chos, agus mìle uair faodaidh sinn a bhi 'g ràdh maille ris an Abstol, O doimhne saoibhreis araon gliocais agus eòlais Dhé! Cia do-rannsachaidh a bhreitheanais, agus do-lorgachaidh a shlighean! Tha Dia feuchainn dhuinn ar dleasdanais, agus a' foillseachadh dhuinn a thoile d' ar taobh, agus faodaidh sinn gach ni dìomhair fhàgail air a chùram-sa. Buinidh na nithean dìomhair do'n Tighearn ar Dia, ach na nithean a tha foillsichte dhuinne, agus d' ar cloinn a chaoidh, a chum gu'n dean sinn uile bhriathran an lagha so. Nach minic a tha pàrantan ag iarraidh ùmhlachd o'n cloinn gu'n bhi soilleireachadh dhoibh an aobhair? Agus mar so faodaidh ar n-Athair nèamhaidh a bhi buntainn ruinne. Tha aobhar glic, math, agus naomh aig Dia air son gach ni tha e deanamh, ach cha 'n 'eil e ghnàth a' foillseachadh an aobhair sin dhuinne. Tha e toileach gu'm bi sinn a' creidsinn ann mar an Dia

uile-ghlic agus ag ràdh, coltach ri luchd-àiteachaidh nèimh, Is ceart agus is fior do shlighean, a Righ nan naomh.

Agus cha 'n e mhàin gu bheil toil Dhé math, tha i mar an ceudna uile-chumhachdach. Seasaidh, deir Dia, mo chomhairle, agus gach ni a's àill leam ni mi. Ni esan mar is àill leis ann am feachd nèimh, agus am measg luchd-àiteachaidh na talmhainn; agus cha 'n urrainn aon neach a làmh a bhacadh, no ràdh ris, Ciod a tha thu deanamh? Air thalamh tha sinn a' faicinn iomadh ni cur an aghaidh toile Dhé. Tha aineolas, as-creideimh, peacadh, aingidheachd, truaillidheachd a' cur an aghaidh toile Dhé, agus mur 'eil toil Dhé uile-chumhachdach, agus comasach air a bhi toirt na buadha thairis orra, ciod an dearbhachd a th' againn gu'm bi toil Dhé air a deanamh air thalamh? Ach tha na h-uile cumhachd aig Dia, agus seasaidh a chomhairle gu siorruidh, smuaintean a chridhe o linn gu linn. Ge b'e ni bu toil leis an Tighearn rinn e air nèamh agus air talamh, anns na cuantaibh, agus anns na doimhneachdaibh uile. Agus mar so tha e fior, a réir an sean-fhocail, gu'm bi gach ni mar is àill le Dia. 'Nuair a tha sinn a' guidhe, Deanar do thoil air thalamh mar a nithear air nèamh, tha sinn a' togail ar cùise dh' ionnsuidh neach a tha uile-fhoghainteach, agus mar so tha làn chomasach air a bhi toirt freagairt d'ar n-urnuigh.

'S e ùmhlachd d'a thoil an iobairt a's taitniche le Dia. Anns gach dleasdanas a ni sinn tha Dia sealltuinn ris an toil agus ris a' chridhe, agus as eugmhais na toile, agus as eugmhais a' chridhe cha 'n urrainn Dia tlachd a ghabhail ann an ni air bith a ni sinn. An uair a bha iad gu Pàilliun a thogail anns an

fhàsach thubhairt an Tighearn ri Maois, " Labhair ri cloinn Israeil gu'n toir iad a m' ionnsuidh tabhartas, o gach duine a bheir seachad e gu toileach le a chridhe, gabhaidh sibh mo thabhartas. Agus thug clann Israeil tabhartas toileach a dh' ionnsuidh an Tighearna, gach fear agus bean a rinn an cridhe toileach, a thoirt a chum gach gnè oibre, a dh' àithne an Tighearn a dheanamh le làimh Mhaois." Agus gheibh sinn Deborah ag ràdh, " Tha mo chridhe le uachdaranaibh Israeil, a thairg iad féin gu toileach am measg an t-sluaigh." An uair a rinn rìgh Saul dearmad air toil an Tighearn' a chur an gnìomh air Amalec, tha Samuel ag ràdh ris, " Am bheil tlachd aig an Tighearn ann an tabhartasaibh-loisgte agus 'an ìobairtibh, mar ann an ùmhlachd do ghuth an Tighearna? Feuch, is fearr ùmhlachd na ìobairt, agus aire a thabhairt na saill reitheachan. A chionn gu'n do chuir thusa cùl ri focal an Tighearna, chuir esan mar an ceudna cùl riutsa o bhi d' rìgh." Agus tha 'n Salmadair ag ràdh, " Bithidh do shluagh ro-thoileach ann an là do chumhachd." Mur 'eil cothrom againn bhi toirt ùmhlachd do Dhia le 'r gnìomharaibh, gabhaidh e ris an toil agus ris a' chridhe 'an àite na h-oibre. Bha Dia toilichte le Daibhidh a chionn gu'n robh e 'na chridhe teampull a thogail da. An uair a tha Pòl a' labhairt mu thimchioll tabhartasan Sluaigh Dhé tha e 'g ràdh, Ma bhitheas air tùs inntinn thoileach ann gabhar ris a réir mar tha aig neach, agus cha 'n ann a réir nan nithean nach 'eil aige. Tha aon earrann shònruichte 'sa' Tiomnadh Nuadh a tha feuchainn dhuinn am meas mòr a bha Criosd a' cur air ùmhachd do thoil an Tighearn. An uair a bha e teagasg ann an ionad àraidh, thubhairt an sluagh

a bha 'n an suidhe m'a thimchioll ris, Feuch, tha do mhàthair agus do bhràithrean a muigh 'ga d' iarraidh. Agus fhreagair e iad, ag ràdh, Cò i mo mhàthair, no mo bhràithrean? Agus sheall e mu'n cuairt orra-san a bha 'n an suidhe m'a thimchioll, agus thubhairt e, Feuch mo mhàthair agus mo bhràithrean. Oir ge b'e neach a ni toil Dhé, is esan mo bhràthair, agus mo phiuthar, agus mo mhàthair.

'S ann air thalamh tha toil Dhé ri dheanamh. 'S ann a nis, am measg sluaigh an t-saoghail so, 'am meadhon ginealaich fhiair agus chrosda, tha againn ri bhi deanamh toile ar n-Athar a tha air nèamh. 'S ann dìreach 's an suidheachadh 'sa' bheil thu, agus 'san àite 'sa' bheil thu, agus 'san àm a tha làthair, gu'n bhi cur dàil 'sa' chùis, 's còir dhuit a bhi toirt ùmhlachd do Dhia. Cha 'n fhaod thu bhi 'g ràdh, Bithidh e na's fhasa dhomh toil m' Athar a dheanamh 'san t-saoghal a tha ri teachd, agus uime sin, cha ruig mi leas uiread strì a dheanamh gu ùmhlachd a thoirt dha nis air thalamh. Mur dean thu toil an Tighearn air thalamh, cha bhi e 'nad chomas, no 'nad thairgse, a thoil a dheanamh air nèamh.

Tha Dia ag ràdh, Thoir ùmhlachd dhomh an diugh, saothraich an diugh a' m' fhion-lios, an diugh ma chluinneas sibh mo ghuth na cruaidhichibh bhur cridhe, feuch, a nis an t-àm taitneach, feuch, a nis là na slàinte. Chnuasaich mi mo shlighean, thubhairt an Salmadair, agus phill mi mo chosan ri d' theisteis. Rinn mi deifir, agus cha robh mi mairnealach chum d' àitheantan a choimhead. Agus 'se so an dearbh ni a dh' fheumas sinne dheanamh. Nach bu chunnartach do Lot a bhi deanamh moille 'nuair bha e fàgail Shodoim? Agus nach bu chunnartach do neach sin,

a mharbh duine ann an aineolas agus gun fhios da, a bhi deanamh moille air an t-slighe chum a' bhaile dhìdein, an uair a bha dioghatair na fola air a thòir? Agus mar so tha e cunnartach dhuinne a bhi cur dàil ann a bhi toirt ùmhlachd do Dhia, agus bhi deanamh toile ar n-Athar a tha air nèamh. Agus feumaidh sinn an aire a thoirt gu bheil aon obair shònruichte ann, nach gabh a bhi air a deanamh idir, mur téid a deanamh a nis, agus 'san t-saoghal a tha làthair. Tha 'n obair so gu do-sheachanta feumail. Mu thimchioll na h-oibre so tha Criosd ag ràdh, Is i so obair Dhé gu'n creid sibh an ti a chuir e uaith. Tha againn ri bhi gabhail ri Criosd a nis, tha 'n t-anam ri bhi air a shaoradh a nis. Is millteach dàil.

'Se nis, 'se nis an t-àm a's fearr,
'Se nis là na slàinte.
Gabh nis ri tairgse Dhé gu h-ait,
'Us d' anam taic r'a ghràs.

Tha againn ri toil an Tighearn a dheanamh mar a tha na h-ainglean 'ga deanamh air nèamh. Is e so an saimpleir àrd a tha air a chur air thoiseach oirnn, agus ged tha sinn a' tuiteam goirid air, gidheadh feumaidh sinn a bhi strì gu bhi ruigheachd air. Theagamh gu bheil thu gabhail iongantais gu bheil eisempleir cho iomlan so air a chur air thoiseach ort; ach ann an àit eile, nach 'eil Criosd a' cur eisempleir mòran na's òirdheirce fa d' chomhair, an uair a tha e 'g ràdh, Bithibh-sa coimhlionta mar a tha bhur n-Athair a tha air nèamh coimhlionta? Tha e mar fhiachaibh oirnn gach oidhirp a thoirt gu bhi ruigheachd dh' ionnsuidh ùmhlachd iomlan do thoil Dhé. Agus mur d' ràinig neach air bith 'sa' bheatha so air foirfidheachd, am

bheil neach air bith r'a fhaotainn a rinn na b' urrainn da gu bhi ruigheachd air foirfidheachd? Ged nach 'eil làmh-sgrìobhaidh an sgoileir cho math r'a shaimpleir, gidheadh 'se a dhleasdanas a bhi deanamh gach dìchill gu bhi sgrìobhadh cho math ris an eisempleir a tha air a' cur air thoiseach air. 'S còir dhuinn a ghnàth a bhi ri spairn dhùrachdaich gu'n seas sinn foirfe agus coimhlionta ann an uile thoil Dhé. Math dh' fhaoidte nach urrainn boghadair a bhi tilgeadh saigheid cho àrd r'a chuimse, ach 'sann mar 's àirde a chuimsicheas e, 's àirde a thilgeas e. Mar 's mò a bhitheas ar sùil air foirfidheachd 's ann 's àirde a ruigeas sinn.

Ach ciod an dòigh 'sa' bheil na h-ainglean a' deanamh toile Dhé? Tha iad a' deanamh toile Dhé gu h-ealamh, agus gun dàil. Tha 'n sgiathan a ghnàth deas gu bhi ruith gu luath a dheanamh a thoile. Tha na h-ainglean a' deanamh toile Dhé o'n cridhe, a' toirt ùmhlachd da gu suilbhir agus gu tréibhdhireach, agus a' gabhail tlachd ann a bhi deanamh a thoile. Tha na h-ainglean a' deanamh uile thoile Dhé. Ach 's ann a tha sinne ealamh gu bhi taghadh ciod a' chuibhrionn de 'thoil a ni sinn, agus mar so math dh' fhaoidte tha sinn a' deanamh ar toile fhéin, an uair a tha sinn a' saoilsinn gu bheil sinn a' deanamh toile Dhé. Ach ma tha sinn toileach a bhi leanachd eisempleir nan aingeal, tha againn ri bhi toirt spéis do àitheantaibh Dhé gu léir, gun roghadh no taghadh a dheanamh orra. Tha na h-ainglean a' deanamh toile Dhé a ghnàth, agus a' toirt aoraidh dha a là agus dh' oidhche 'na theampull. Ach 's ann a tha ar n-ùmhlachd-ne tuilleadh 's tric coltach ri sruth-monaidh a tha ruith sìos gu bras 'nuair a tha sneachd a leaghadh, no uisge tuiteam air na mullaichean, ach 'nuair a tha aimsir thioram ann,

faodaidh clais an uillt a bhi tioram, falamh. Tha na h-ainglean uile deanamh seirbhis do Dhia, agus tha iad a' deanamh seirbhis da mar chòmhla. An uair a gheibh iad òrdugh air bith, cha 'n 'eil aon dhiubh a their, C'ar son? Nach spioradan frithealaidh iad uile, toileach bhi deanamh seirbhis air bith tha Dia ag àithne dhoibh? An uair bha Richard Hooker air leabaidh a bhàis, duine cho diadhaidh, criosduidh cho iriosal, agus fear-sgrìobhaidh cho ainmeil 's bha riamh 'san Eaglais Shasunnaich, thubhairt caraid a bha làthair ris, a dh' aithnich gu'n robh e smuaineachadh air ni éigin cudthromach, ciod air an robh e smuaineachadh, "Tha mi smuaineachadh," deir Hooker, "air àireamh agus nàdur nan aingeal, air an ùmhlachd agus air an òrdugh bheannaichte, as eugmhais nach b' urrainn sìth a bhi air nèamh, agus o gu'm b' ann mar sin a bha chùis air thalamh!"

Cluinn armailt nèimh le'n luath-ghair ait
  Timchioll na caithreach-rìgh;
Mìlte do mhìltibh 's àireamh dhoibh,
  Ach 's aon a mhàin an cridh'.

Tha againn, cha'n e mhàin ri bhi deanamh toile an Tighearna mar na h-ainglean air nèamh, ach tha againn mar an ceudna ri bhi striochdadh d'a thoil an uair a tha e 'g ar fiosrachadh 'na fhreasdal le trioblaid no teanntachd air bith. 'Sa' ni so cha'n urrainn na h-ainglean eisempleir a chur air thoiseach oirnn, oir cha 'n 'eil aig na h-ainglibh naomha ri bhi fulang trioblaid no teanntachd uair air bith. Ach faodaidh sinn a bhi leanachd eisempleir na muinntir sin a thàinig a mach á h-àmhghar mòr, agus a tha nis tre chreidimh agus fhòighidin a' sealbhachadh nan geallaidhean. An

uair a chaidh teine mach o làthair an Tighearn agus loisg e suas dà mhac Aaroin, dh' fhan e 'na thosd. An uair a thàinig teachdaireachd gu Eli aosda, gu'n robh an Tighearn gu breth a thoirt air a thigh gu bràth air son aingidheachd a dhà mhac, air an robh esan fiosrach agus nach do chaisg e iad, fhreagair e, "Is e'n Tighearn a th' ann; an ni sin a tha maith 'na shùilibh ni e." An uair a chaidh maoin Iob a thoirt air falbh, agus a fhuair a mhic agus a nigheanan bàs, 'na theanntachd bheannaich e Dia, agus thubhairt e, "Thug an Tighearn uaith, agus thug an Tighearn leis; beannaichte gu robh ainm an Tighearna. Agus air chinnte bha Habacuc a' leughadh mu thimchioll theanntachdan agus fhoighidin Iob, an uair a thug e fhéin dhuinn an ràdh òirdheirc so—Ged nach toir an crann-fìge uaith blàth, agus ged nach fàs air an fhìonain cinneas; ged fhàilnich meas a' chroinn-olaidh, agus ged nach toir na machraichean uatha lòn; ged ghearrar an treud as o'n mhainnir, agus ged nach bi buar air bith anns na buailtibh; gidheadh ni mise gairdeachas anns an Tighearn, ni mi aoibhneas ann an Dia mo shlàinte. Fhàidh urramaiche! a réir na h-uile coslais, ghabh an Tighearn thusa aig d' fhocal, agus thug e dhuit cothrom a bhi dearbhadh tréibhdhireachd do chridhe d'a thaobh, agus an lorg an dearbhaidh so, tha thu nis air do sgeadachadh le crùn air leth sònruichte agus òirdheirc anns na nèamhan.

Tha buannachd mhòr a' sruthadh dh' ionnsuidh na muinntir a tha géilleachduinn do thoil Dhé. Thubhairt Iob, Ach is aithne dha an t-slighe agam; an uair a dhearbhas e mi, mar òr thig mi mach. Cha d' thug Criosd, deir *Samuel Rutherford,* uiread aithne dhomh air a ghràdh rè naoi bliadhna le m' shearmonachadh, 'sa



theagaisg e dhomh 'an sè mìosan 'am prìosan Abair-Readhain. Tha e air aithris 'an eachdraidh na Fraing, an uair a bha 'm flath ainmeil, Diùc òg Bhurgundi, air a shìneadh 'na chiste-mhairbh, agus maithean na rìogh-achd mu thimchioll fo bhròn trom, a gul agus a' caoidh, gu'n d' thàinig Ard-Easpuig Fenelon a stigh do 'n t-seòmar agus gu'n dubhairt e. Tha e 'n sin a nis 'na shìneadh, agus tha m' uile sholais shaoghalta 'nan sìneadh maille ris. Ach ged a bhiodh e comasach le aon fhuiltein a spìonadh o m' cheann, a ghairm air ais do thìr nam beò, 's mise nach gabhadh deich mìle saoghal, agus am fuiltein faoin sin a spìonadh an aghaidh toile Dhe.*

Dh' fhàg Criosd eisempleir againn an dà chuid a thaobh an dòigh 's an còir duinn a bhi deanamh toile ar n-Athar a tha air nèamh, agus an dòigh 's an còir duinn a bhi giùlan a thoile. Am measg nan Greucach, nan Romanach, agus chinneach eile, bha e air a mheas 'na dhroch comhar nan rachadh ainmhidh dh' ionnsuidh na h-altarach an aghaidh a thoile, agus 'na mhànadh sona, ìobairt a dhol gu toileach dh' ionnsuidh na h-altarach. Ach cha deachaidh ìobairt riamh dh' ionnsuidh na h-altarach cho toileach ri Criosd. Air son an aoibhneis a chuireadh roimhe dh' fhuiling e an crann-ceusaidh, a' cur na nàire 'an neo-shuim. Agus gheibh sinn e féin ag ràdh—" Is e mo thlachd do thoil a dheanamh, a Dhé; seadh tha do lagh 'an taobh a stigh de m' chridhe. Is e mo bhiadh-sa toil an ti a chuir uaith mi a dheanamh agus 'obair a chrìochnach-adh. Thàinig mi nuas o nèamh, cha 'n ann chum gu'n deanainn mo thoil féin, ach toil an ti a chuir uaith mi. O m' Athair, mar feudar gu'n téid an cupan so seachad

* Faic Leabhar nan Cnoc.

orm gun mi 'g a òl, do thoil-sa gu robh deanta. An cupan a thug m' Athair dhomh-sa, nach òl mi e? "

Agus bheir Criosd dhuinne mar an ceudna comas a bhi toirt ùmhlachd d'a thoil agus a bhi giùlan a thoile. Is fìrinn chinnteach so, mar thubhairt Iain *Howe*, an diadhair mòr Puritanach, is fhiach an domhan uile dhàsan a tha tréibhdireach 'na chridhe, gu bheil e mòran na's fhasa Dia thoileachadh na daoine. Chuala mi mu ghiullan air an robh droch ghalar, nach gabhadh leigheas ach le sgian-fola an lighiche. Chaidh so innseadh do'n ghiullan, agus fhaoighneachd dheth am b' urrainn e so fhulang. Fhreagair an giullan, gu'm b' urrainn nan glacadh 'athair e air làimh. Aig Dia tha gàirdean neartmhor, agus cumaidh e suas sinn anns gach deuchainn. Bitheadh e dhuinne, mata, 'na bhòid 's na bhriathar, gu'n dean sinn toil ar n-Athar a tha air nèamh. Athair bheannaichte, suidhich do thoil a' m' chridhe, agus 'nad thoil-sa bitheadh m' uile shuaimhneas co-sheasamh.

" Gach inbhe 'n cuir thu mi 'san t-saogh'l
Dean daonann toilicht' mi le m' staid;
Ma's bochd, no beartach, tinn no slàn,
Do thoil gu bràth biodh deant' air fad.
O 's gràsmhor Dia 'n uair a bheir e, feuch!
'S gu beachd tha dhiùltadh làn de ghràdh;
'S fìor bheannachd ann an atharrach dreach,
Gach crois 'us creach a thig o làimh."

## AN CEATHRAMH IARRTUS.

*Tabhair dhuinn an diugh ar n-aran làthail.*—
Mata, VI. 11.

THA sinn a' guidhe 's an iarrtus so air son nan nithean a tha feumail do 'n chorp. Ghabh Criosd air féin ar nàdur, agus cha 'n 'eil e 'cur ann an neo-shuim na nithean a tha feumail do 'n chorp. Dh' oibrich e mìorbhuil uair 'us uair chum bhi toirt bìdh dhoibh-san a bha ullamh gu bhi fannachadh a dheasbhuidh lòin. Tha fhios aig bhur n-Athair nèamhaidh, thubhairt Criosd, gu bheil feum agaibh air na nithean sin uile. Ach tha 'n t-àite tha air a thoirt do 'n iarrtus so ann an urnuigh an Tighearn, a' teagasg dhuinn gur còir glòir Dhé a chur air thoiseach air na h-uile ni eile. An toiseach tha againn ri bhi guidhe gu 'm bi ainm Dhé air a naomhachadh, gu 'm bi a rìoghachd a tighinn, gu 'm bi a thoil air a deanamh air thalamh mar a nithear air nèamh; agus an sin tha sinn gu bhi guidhe air son ar n-arain làthail. Tha nithean Dhé na's luachmhoire na na nithean a bhuineas dhuinne. agus tha nithean sìorruidh na's luachmhoire na nithean aimsireil. Ach tha nithean spioradail agus nithean nàdurra neo-sgaireil 's an t-saoghal so. Ma tha againn ri bhi naomhachadh ainme Dhé, ma tha againn ri bhi guidhe air son soirbheachaidh a rìoghachd, ma tha againn ri bhi deanamh a thoile air thalamh mar a nithear air nèamh, cha 'n urrainn duinn na nithean so a dheanamh gu 'n bhi faotainn o Dhia ar n-arain làthail. Uime sin feumaidh sinn bhi 'g urnuigh air son ar n-aran làthail, chum

gu 'm bi sinn comasach air toil Dhé a dheanamh là an déigh là air thalamh.

'S ann o mhaitheas agus o thoirbheartas Dhé tha sinn a' faotainn ar teachd-an-tìr. Mar so bha chùis o'n là 'san deachaidh an duine a chruthachadh. 'Nuair a chruthaich Dia ar ceud sinnsear thubhairt e riu, Feuch, thug mi dhiubh gach luibh a ghineas sìol, a tha air aghaidh na talmhainn uile, agus gach craobh anns am bheil meas craoibhe a ghineas sìol; dhuibhse bithidh e mar bhiadh. Agus an déigh na Tuile Ruaidh thug Dia 'n gealladh ceudna do Noah. Agus aig Betel thubhairt Dia ri Iacob, Is mise an Tighearn Dia Abrahaim d'athar, agus Dia Isaaic; am fearann air am bheil thu a' d' luidhe, bheir mise dhuit e, agus do d' shliochd. Cha d' fhàg Dia e féin riamh gun fhianuis, a' deanamh maith, agus a' toirt dhuinn uisge o nèamh, agus aimsirean tarbhach, a' lìonadh ar cridheachan le biadh agus le subhachas. Tha sinn an crochadh ri freasdal Dhé air son ar n-arain làthail. 'S e Dia tha toirt bìdh do gach feòil; oir gu bràth mairidh a thròcair. Bheir esan biadh do'n ainmhidh, do na fithich òga a ghoireas.

Ach gu sònruichte tha sluaigh Dhé toirt fainear gu bheil iad na h-uile là 'na eisiomail air son am beò-shlainte, dìreach mar tha iad 'na eisiomail air son tìodhlacan a ghràis. Agus mar so tha iad a' faicinn gu bheil aca ri bhi guidhe air son an arain làthail, amhuil mar tha aca ri bhi guidhe air son beannachdan spioradail. Nach tric a tha 'n Sgriobtuir a' toirt fa'r comhair gur e Dia tha solaradh lòin d'a shluagh? " Mealaidh daoine macanta an talamh, agus gabhaidh iad còmhnuidh innte gu bràth. Bithidh easbhuidh air na leòmhanaibh òga, agus bithidh ocras orra; ach

orra-san a dh' iarras an Tighearn cha bhi maith air bith a dhìth. Ròghnaich an Tighearn Sion; mhiannuich e i mar ionad-còmhnuidh dha féin, ag ràdh, Is i so mo shuaimhneas gu sìorruidh, an so gabhaibh mi còmhnuidh, oir mhiannuich mi i. Beannaichidh mi gu mòr a lòn; sàsuichidh mi a bochdan le h-aran." 'Am faidheadaireachd Isaiah tha 'n gealladh òirdheirc so air a thoirt do 'n fhìrean, Esan a ghluaiseas gu h-ionraic, agus a labhras gu ceart; a ghabhas gràin de bhuannachd na h-ainneirt, a chrathas a làmh o bhi glacadh duaise na h-eucorach; a dhruideas a chluas o éisdeachd ri sgeul fola, agus a dhùineas a shùilean o amharc air olc; bithidh a chòmhnuidh-san anns na h-ionadaibh àrda; bithidh daingnichean nan creag 'n an dìdean dha; bheirear aran dha; mairidh uisge gu cinnteach aige. Seallaidh do shùilean air an Rìgh 'n a mhaise; chi iad an tìr a tha cian fad' as.

Theagaisg Dia 'n fhìrinn so do chloinn Israeil 'nuair a bheathaich e iad le mana dà fhichead bliadhna 'san fhàsach. Tha an ni ceudna air a theagasg dhuinn 'nuair a chi sinn am Fàidh Eliah aon uair air a bheathachadh leis na fithich, agus aig àm eile leis a' bhantraich bhochd ris an dubhairt am Fàidh ann an ainm an Tighearna, Cha chaithear an saoitheach mine, agus cha teirig an corn olaidh, gus an là 'san cuir an Tighearn uisge air aghaidh na talmhainn. Tha Dia deanamh feuma de mheadhonan. Tha feum air a ghréin 's air uisge, air solus 's air blàthas. Tha againn ri bhi treabhadh agus a' cur sìl, ach 's e Dia tha tabhairt cumhachd doibh a bhi toirt air toradh na talmhainn a bhi fàs. Tha so fìor an dà chuid ann an nàdur agus ann an gràs. Shuidhich mise, deir Pol, dh' uisgich Apollos; ach 'se Dia a thug am fàs.

Cha 'n fhaod sinn a bhi cur Dhia 'n fhreasdail as àite, ged tha e gnàthachadh mheadhonan ann a bhi 'g ar beathachadh. Aon là ann an sgoil làn cloinne, dh' fhèoraich am fear-ceasnachaidh, Cò tha toirt seachad an arain a tha sibh a' faotainn aig 'ur dinneir? Cha mhòr nach do fhreagair iad uile, Tha mo mhàthair. Ach cò thug e do d' mhàthair? Thug am fuineadar. Ach cò thug e do 'n fhuineadair? Thug am muillear. Ach cò thug e do 'n mhuillear? Thug an tuathanach. Ach cò thug e do 'n tuathanach? Thug an talamh. Agus gus an dubhairt e, Cò thug e do 'n talamh? cha d' fhuair e 'n fhreagairt so, Thug Dia. Nach eil sinn uile coltach ris a' chloinn bhig deas gu bhi cur nan dara aobhar agus nithean eile 'an àite ar n-Athar nèamhaidh, o bheil gach uile dheadh thabhartas, agus gach uile thìodhlac iomlan a' teachd a nuas.

Tha na facail so, ar n-aran làthail, a' ciallachadh cuibhrinn iomchuidh dhe bhiadh, agus dhe nithean na beatha tha làthair. 'S còir duinn bhi 'g urnuigh air son arain freagarrach d'ar feum, a chum bhi sàsachadh ar n-uaireasbhuidhean, ach cha 'n fhaod sinn, coltach ri Israel 'san fhàsach, bhi buaireadh an Tighearna 'n ar cridhe le bhi 'g iarraidh bìdh d'ar miann. Faodaidh sinn, agus 's còir duinn bhi 'g iarraidh arain, nithean freagarrach agus feumail, ach cha 'n fhaod sinn bhi 'g iarraidh sògh agus ana-measarrachd. Bu fhreagarrach urnuigh Aguir 'nuair a thubhairt e thaobh an ni so, Na toir dhomh bochdainn no beartas, beathaich mi le biadh a bhitheas iomchuidh air mo shon. Air eagal gu 'm bi mi làn, agus gu 'n àicheadh mi thu, agus gu 'n abair mi, Cò e an Tighearn? no gu'm bi mi bochd, agus gu'n goid mi, agus gu'n toir mi ainm mo Dhé ann an dìomhanas. Agus nach dùbhairt Ieremiah ri

Baruch? " Am bheil thusa ag iarraidh air do shon féin nithean mòra? Na h-iarr iad." Agus tha Criosd ag ràdh, Thugaibh an aire, agus gleidhibh sibh féin o shannt; oir cha 'n ann 'am mòr phailteas nan nithean a tha e sealbhachadh tha beatha an duine. Tha sonas an duine co-sheasamh, cha 'n ann 'am mòr-phailteas nithean talmhaidh, ach ann an deadh-ghean an Tighearna. Tha Pol a' toirt an àithne so do'n eaglais ann am baile Philipi, Bitheadh bhur measarrachd follaiseach do na h-uile dhaoinibh. Agus ri Timoteus tha e 'g ràdh, Is buannachd mhòr an diadhachd maille ri inntinn thoilichte. Oir cha d' thug sinn ni air bith leinn do'n t-saoghal so, agus is soilleir nach urrainn sinn ni sam bith a thoirt as. Uime sin air dhuinn biadh agus eudach a bhi againn, bitheamaid toilichte leo sin.

Ach a thaobh nàduir 'sann tha sinn uile ullamh gu bhi 'g iarraidh nithean mòra air ar son fhéin. Tha gràs toilichte le beagan, ach cha thoilich dad idir anamiann. Ach tha na's leòir na's fhearr na tuilleadh 's chòir. Mar tha *Leighton,* Easbuig Dhùmblathan ag ràdh, Bheir aon bhat còmhnadh do neach air a shlighe, 'nuair nach deanadh cual de bhataichean ach moille chur air, agus fhàgail sgìth. Faodaidh ciad seòmar bhi aig neach 'na thigh, ach cha 'n urrainn e bhi ach ann an aon seòmar aig an aon àm. Faodaidh ciad ni blasda agus milis a bhi air bòrd an duine shaibhir, ach cha 'n 'eil aig ach aon bhrù ri shàsachadh. Thuit Adhamh ann an itheadh, agus thuit Noah ann an òl. Tha sinn gun teagamh buailteach do na peacaidhean so, agus ullamh gu bhi deanamh dia d'ar broinn. Ach 'san iarrtus so dh' urnuigh an Tighearna tha sinn a' guidhe air Dia gu'n toir e dhuinn, cha 'n e sàth agus

mòr phailteas, ach a mhàin cuibhrionn chuimhseach de bhiadh fallain, freagarrach, agus gu'm bi sinn taingeil le so.

Anns an t-saoghal so faodaidh neach a bhi cho sona le beagan 's le mòran. Tha 'n t-Abstol Pol ag ràdh ri eaglais nam Philipianach, Dh' fhòghluim mi, ge b'e staid 's am bheil mi, a bhi toilichte. 'Nuair bha Mòr-chridhe treòrachadh na Bana-Chriosduidh agus ceathrar chloinne tre Ghleann na h-Irioslachaidh, ann an Turus Chriosduidh, chunnaic iad giullan a' buachailleachd caorach 'athar. Cha robh air a' ghiullan ach aodach glé shuarach, ach bha e ruiteach 'na ghnùis agus maiseach ri amharc air. Agus air dha bhi 'na shuidhe leis fhéin, bha e seinn. An sin thubhairt Mòr-chridhe, Eisdibh ciod tha 'n giullan buachaill ag ràdh. Mar sin dh' éisd iad, agus chuala iad e 'g ràdh :—

Cha 'n eagal tuiteam do neach tha shìos;
'S cha 'n eagal uaill do 'n t-séimh :
Is stiùraidh Dia a ghnàth an neach
Tha iriosal 'na ghnè.

Tha mi toilichte leis na th' agam,
Ge beag no mòr mo chuid;
'S toilinntin, Dhé, sìor ghuidheam ort,
Oir saoraidh tu iad sud.

Tha stòras mòr 'na uallach throm,
Dhoibh-san tha dol air chuairt;
'S e beagan 'n so, 'us nèamh 'na dhéigh,
O linn gu linn is fhearr.

An sin thubhairt Mòr-chridhe, am Fear-stiùraidh riu, Am bheil sibh 'g a chluinntinn? Cha dàna dhomh a ràdh gu bheil làithean a' ghiullain so na's aighearaiche,

agus gu bheil e mealtuinn tuilleadh dhe lus na sìothchainnt 'na bhroilleach na esan th' air a sgeadachadh le sìoda 's beilbheid.

Agus a chionn nach urrainn duinn fhéin am mìr a's lugha de bhiadh a chruthachadh, ach gu bheil sinn an crochadh ri freasdal Dhé air a shon, 's còir dhuinn, cha 'n e mhàin a bhi taingeil, ach 's còir dhuinn mar an ceudna bhi grunndail. 'Nuair a shàsaich Criosd cuideachd mhòr sluaigh le mìorbhuil, thubhairt e r'a dheisciobuil, Cruinnichibh am biadh briste a tha thuilleadh ann, chum nach caillear a bheag. Tha e air aithris mu thimchioll bean Ionatain *Edwards,* boirionneach cha urramach 's cho diadhaidh 's bha beò 'na là féin, 'nuair a chitheadh i ana-caitheamh sam bith air a dheanamh le cloinn fhéin no le muinntir eile, gu'n robh e 'na chleachd aice bhi 'g ràdh le guth séimh, ciùin, Chum nach caillear a bheag. Bha na h-Iudhaich a' toirt aire shònruichte nach cailleadh iad aran air bith, agus nach leigeadh iad leis tuiteam dh' ionnsuidh an làir gu bhi air a shaltairt fo na cosaibh. Bha gnàthfhacal aca bha 'g ràdh, Esan a ni dìmeas air aran, thig e gu bochdainn mhòir. Ma tha sinn a' deanamh anacaitheimh air beannachd air bith, tha e ceart gu'm bitheadh Dia 'g a thoirt uainn. Cha'n fhaod sinn anacaitheamh a dheanamh air biadh no air deoch, air aodach no air airgiod, air ar n-ùine no air tìodhlac sam bith a tha Dia toirt duinn.

Tha ar n-Athair nèamhaidh a' tabhairt dhuinn ar n-arain làthail, agus tha e mar fhiachaibh oirnn a bhi 'g urnuigh air son ar beò-shlainte. Ach tha againn mar an ceudna ri bhi saoithreachadh air son ar teachd-an-tìr. Thachair do'n aran so mar thachair do'n aran spioradail a tha Criosd a' toirt d'a shluagh; is e tìodhlac Dhé e,

ach tha aca ri bhi saoithreachadh air a shon. Deanaibh saothair air son a' bhìdh a mhaireas chum na beatha shìorruidh, a bheir mac an duine dhuibh. B'e lagh agus òrdugh Dhé thaobh an ni so, Ann am fallus do ghnùise ithidh tu aran. 'S iomadh earail tha 'm Bìobull a' toirt duinn gu bhi dìchiollach, agus gu sònruichte Leabhar nan Gnàthfhocal. Ni làmh na leisge bochd; ach ni làmh nan dìchiollach beartach. Bitheadh aithne mhaith agad air staid do chaorach; thoir an aire do d' threudaibh. Imich a chum an t-seangain, a leisgein: thoir fainear a' shlighean, agus bi glic. Air son an fhuachda cha treabh an leisgein; iarraidh e déirc anns an fhogharadh, ach cha'n fhaigh e. Feumaidh criosduidhean. deir Pol, a bhi gluasad gu cubhaidh, agus a bhi saoithreachadh le'n làmhan féin, chum nach bi uireasbhuidh ni sam bith orra. Agus ri eaglais Thesalonica tha e 'g ràdh, An uair a bha mi maille ribh, thug sinn an àithne so dhuibh, mar àill le neach obair a dheanamh, gu'n e dh' itheadh bìdh.

'S ann o shaothair agus o dhìchioll a tha sìth, slàinte, agus pailteas a' sruthadh do chloinn nan daoine, 'nuair nach 'eil ach bochdainn agus uireasbhuidh a' teachd 'an luirg na leisge; agus tha mòran gliocais agus teagaisg againn anns an t-seann sgeula so. 'Nuair a chunnaic seann tuathanach beartach gu'n robh e dlùth do'n bhàs, ghairm e chuid mhac gu taobh a leapach. Mo chlann ghràdhach, thubhairt e riu, tha mise nis fagus do'n bhàs, agus tha mi gu ni dìomhair a chuala mi o m'athair fhoillseachadh dhuibh. Tha ionmhas air fholach ann an ionad éigin do'n fhearann againn, ged nach d' fhuair mise riamh a mach an t-àite dheth. Cho luath 'sa ghiùlainear an t-arbhar bharr an achaidh, na caomh-naibh saothair air bith 'g a iarraidh, oir tha fios cinn-

teach agam nach bi bhur saothair an dìomhain. Cha bu luaithe a chaidh an seann duine a thasgadh 's an uaigh, agus a thàinig an t-àm a dh' ainmich e, na thòisich a mhic air an talamh a rumhar. Thionndaidh iad gach troidh do'n achadh le mòr chùram; agus ged nach d' fhuair iad an t-ionmhas a bha iad ag iarraidh, gidheadh thug am fearann a mach mòran tuilleadh toraidh na thug fearann an coimhearsnaich. Aig ceann na bliadhna 'nuair a bha iad a' cunntas am buannachd mhòr, thubhairt aon dhiubh bu ghéire na càch, Cuiridh mi geall gur e so an t-ionmhas a bha ar n-athair a' ciallachadh. Tha aon ni cinnteach, agus mhothaich sinn e 'n ar fiosrachadh féin, gu bheil saothair 'na ionmhas agus 'na bhuannachd, agus gu dean lamh nan dìchiollach an còmhnuidh beartach.*

Tha againn ri bhi guidhe, Tabhair dhuinn an diugh ar n-aran làthail, no mar tha an Soisgealach Lucas 'g a chur, Thoir dhuinn o là gu là ar n-aran làthail. Tha 'n t-iarrtus so feuchainn dhuinn nach faod sinn a bhi sealltuinn tuilleadh 's fhada air thoiseach oirnn, no tuilleadh 's chòir de chùram a bhi oirnn mu thimchioll nithean an là màireach. Tha easbhuidhean agus doilgheasan an là 'n diugh, agus an àm tha làthair na's leòir dhuinne. Uime sin bitheamaid toilichte le bhi 'g iarraidh o ar n-Athair nèamhaidh an diugh agus o là gu là ar n-arain làthail. Cha 'n 'eil fhios againn am faic sinn an là màireach. Anns a chosamhlachd, 'se 'n guth a thàinig dh' ionnsuidh an neach a bha carnadh suas beartais agus bha fo chùram mu thimchioll nithean an là màireach, Amadain, air an oidhche so féin iarrar d'anam uait. Bu mhiann le Criosd gu'm biodh na deisciobuil a' cur gach cùraim agus imcheist air falbh,

* Faic Leabhar nan Sgoilean Gae'lach.

agus gu'm biodh iad a' cur an earbsa gu h-iomlan 'am freasdal Dhé a thaobh an là màireach. Na bitheadh ro-chùram oirbh, deir Criosd, mu thimchioll bhur beatha, ciod a dh' itheas no dh' òlas sibh; no mu thimchioll bhur cuirp ciod a chuireas sibh umaibh. Ach iarraibh air tùs rìoghachd Dhé, agus fhìreantachd-sa, agus cuirear na nithean so uile ribh.

Tha Dia deanamh feuma de mheadhonan, ach tha e comasach air a bhi cur furtachd a dh' ionnsuidh a shluaigh ann an dòigh air bith a chithear freagarrach d'a thoil Athaireil-sa, oir tha e iongantach ann an comhairle, agus òirdheirc ann an gnìomh. Cha'n ann le h-aran a mhàin a bheathaichear duine, ach leis gach uile fhocal a thig o bheul Dhé. Seall mar a bheathaich Dia am fàidh Eliah. Tha Dia Eliah fathast beò, agus faodaidh deadh mhisneach a bhi aig cloinn Dhé. Thig cobhair agus furtachd 'n an ionnsuidh gun fhios ciamar, no co uaith. 'Nuair is doilleire an òidhche 's ann is dlùithe an là. Thig Dia ri h-airc, 's cha'n airc 'nuair a thig. Nach d' fhuair Barnardo ann an Lunnainn, Seòrus Muillear ann am Bristol, agus Uilleam Cuarrier ann an Glascho, mach uair 'us uair gur ann mar so bha chùis, 'nuair a bha iad a' cur an earbsa ann an Dia air son lòin do'n chloinn lìonmhoir a bha air an cùram? A Dia dh' earb iad agus cha robh nàire orra. Bhuin e riu a réir an creidimh. Faodaidh gach leanabh le Dia bhi 'g ràdh, Is e an Tighearn mo bhuachaill; cha bhi mi ann an dìth.

'Nuair a bha Dùghall Bochannan, am bàrd diadhaidh Gàidhealach, ann an Rainneach, thàrladh aon gheamhradh gu'n robh gaillean ro mhòr ann a mhair ro-fhada. Dh' innis bean Dhùghaill dha gu'n robh a' mhòine agus an connadh teine a' ruith as. B'e an fhreagairt a

fhuair i o Dhùghall, Solairidh an Tighearn air ar son. Chaidh beagan tuilleadh ùine seachad, agus a nis bha mhòine ach beag air teireachduinn, gus nach robh ann ach na dh' fhòghnadh là no dhà. Mu dheireadh thubhairt a bhean ris, nach robh aice na dheasaicheadh an ath thràth bìdh. Ach fhreagair Dùghall a rithist, Solairidh an Tighearn air ar son. Agus b' fhìor dha, oir aig a cheart àm sin bha triùir dhaoine òga aig an dorus, a thubhairt ris gu'n robh slaod connaidh air son an tighe aig taobh Loch Rainneach, a bha iad gu thoirt sìos na bu luaithe, mur bhi gu'n robh a' ghaoth cho làidir 'nan aghaidh. Nach d' thubhairt mi ruit, arsa Dughall r'a mhnaoi, gu'n solaireadh an Tighearn air ar son?

Thugamaid an aire, ged tha ar n-Athair nèamhaidh a tabhairt dhuinn ar n-arain làthail, gu bheil againn ri bhi 'g urnuigh ris air son bìdh 'us deoch, air son slàinte 'us neirt, agus air son gach beannachd aimsireil eile. Ma dh' fheitheas sinn air Dia ann an urnuigh, ma chuireas sinn ar n-earbsa annsan là an déigh là, an sin gu cinnteach bheir e dhuinn gach ni a bhitheas feumail dhuinn là an déigh là air feadh uile làithean na bliadhna.

Ma tha sinn a' guidhe gach là air son ar n-arain làthail fàgaidh so iriosal sinn. Tha sinn ag aideachadh gu bheil sinn an comain saoibhreis agus fialaidheachd Dhé air son gach ni tha sinn a' sealbhachadh, agus tha sinn air ar deanamh toileach a bhi 'g ràdh, Cha'n airidh mi air a chuid a's lugha de na tròcairibh sin uile a nochd thu do d' sheirbhiseach. Ciod a dh' ìocas mi do'n Tighearn air son uile thìodhlacan dhomh?

Ma tha sinn a' feitheamh air Dia là an déigh là air son ar teachd-an-tìr, teagaisgidh an cleachd so sinn gu bhi cur ar n-earbsa ann air son na nithean a's lugha cho

math 's air son na nithean a's mò. Tha cuid ann tha cur an earbsa ann an Dia air son na beatha mairean-naich, nach 'eil comasach air an earbsa a leigeil air air son nithean na beatha tha làthair. Ach tha an t-iarrtus so, Tabhair dhuinn an diugh ar n-aran làthail, a' teagasg gur còir duinn a bhi leigeil air-san gach uile chùraim. Na bitheadh ro-chùram ni sam bith oirbh; ach anns gach uile ni le h-urnuigh agus asluchadh maille ri breith-buidheachais, bitheadh bhur n-iarrtuis air an deanamh aithnichte do Dhia. Agus coimhidhidh sìth Dhé tha thar gach uile thuigse, bhur cridhe agus bhur n-inntinn ann an Iosa Criosd. Uime sin cò aca dh' itheas no dh' òlas sibh, no ge b'e ni an ni sibh, deanaibh na h-uile nithean chum glòir Dhé.

Agus cha'n e mhàin sin, ach an uair a tha sinn ag urnuigh gach là air son ar n-arain làthail, agus air son beannachdan aimsireil eile, fàgaidh so taingeil sinn, 'nuair a tha Dia, 'g an toirt seachad. Tha na beannachdan a thig 'nar n-ionnsuidh trìd ar n-urnuighean ro-phrìseil 'nar sealladh. Cò, mata, de chloinn Dhé nach abradh?—

Ar n-aran làthail deònaich dhuinn,
  Is cridhe taingeil leis;
Is ciod air bith a's cuibhrionn duinn,
  Do bheannachd biodh 'na chois.

## AN CUIGEAMH IARRTUS.

*Agus maith dhuinn ar fiachan, amhuil mar a mhaitheas sinne d' ar luchd-fiach.*—Mata, VI. 12.

THA ceangal dlùth eadar an iarrtus so agus an t-iarrtus a tha dol air thoiseach air. Tha so ri fhaicinn glé shoilleir anns an dòigh 'sa' bheil an dà ìarrtus air an tàthadh r'a chéile. "Tabhair dhuinn an diugh ar n-aran làthail *agus* maith dhuinn ar fiachan." Tha maitheanas peacaidh cheart cho feumail dhuinn ri biadh no deoch. Ciod air bith na tìodhlican aimsireil a dh' fhaodas sinn a bhi sealbhachadh cha'n urrainn iad a bhi 'n am fìor bheannachd dhuinn as eugmhais maith-eanais peacaidh. Tha ar teachd-an-tìr feumail, agus 's còir dhuinn a bhi guidhe gu'm builich Dia oirnn ar n-aran làthail, ach feumaidh sinn a bhi cuimhneachadh gu'n dubhairt Criosd r'a dheisciobuil, Deanaibh saothair cha'n ann air son a' bhìdh a theirgeas, ach air son a' bhìdh a mhaireas chum na beatha shìorruidh, a bheir Mac an duine dhuibh.

'S iomadh ainm tha air a thoirt do'n pheacadh anns an Sgriobtuir, agus 'san iarrtus so tha e air a choimeas ri fiachaibh. Cha 'n 'eil aon ainm comasach air uile olcas a' peacaidh a thoirt fa'r comhair. Tha e 'na bhriseadh air lagh Dhé, 'na eusaontas, 'na chionta, 'na cheilg, 'na thruaillidheachd, 'na eucail, 'na cheannairc an aghaidh Dhé, 'na dhorchadas, 'na phuinnsean, 'na lobhadh, 'na shalachar, 'na dhoille, 'na amaideachd, 'na chuthach, agus 'na bhàs. Cha 'n 'eil ach dà ni 's urrainn a bhi foillseachadh olcais a'

pheacaidh, eadhon crann-ceusaidh Chriosd, agus piantan ifrinn. Seall air Criosd air a chrann-cheusaidh, 'nuair a thug Dia seachad a mhac a dh' fhulang truaighe 'nar riochd; cluinn e 'g éigheach, Mo Dhia, mo Dhia, c'ar son a thréig thu mi? Sin far am faic thu olcas o' pheacaidh! Agus ma sheallas tu ri dòruinn ifrinn, ionad-còmhnuidh dheamhan agus dhaoine caillte, far do thog an duine saoibhir suas a shùilean, air dha bhi ann am piantaibh, far nach bàsaich a' chnuimh, agus nach téid an teine as, chi thu an sin mar an ceudna olcas a' pheacaidh. 'S e am peacadh da rìreadh an ni gràineil sin a's fuathach le Dia.

Tha na h-uile peacadh tha sinn a' cur an gnìomh 'g ar fàgail fo fhiachaibh do Dhia, agus tha ar peacaidhean do-àireamh mar reulta nèimh, agus mar ghaineamh na tràighe. Ma tha mi peacachadh 'an aghaidh mo choimhearsnaich, ma tha mi peacachadh a'm' aghaidh féin, ma tha mi cur peacaidh sam bith an gnìomh, tha sin 'na pheacadh an aghaidh Dhé. Pheacaich Daibhidh 'an aghaidh Uriah, ach an uair bha 'choguis air a dùsgadh, agus a shùilean air am fosgladh gheibh sinn e 'g ràdh, A' d' aghaidh, a' d' aghaidh féin a mhàin pheacaich mi, agus rinn mi olc a' d' shealladh. Ma tha mo pheacaidhean uile 'nam peacadh 'an aghaidh Dhé, agus ma tha iad do-àireamh cosmhuil ri reulta nèimh, agus ri gaineamh na tràighe, nach anabarrach trom tha mi fo fhiachaibh do Dhia? Nach lìonmhor, gràineil àireamh mo pheacaidhean! peacadh gin agus peacadh gnìomha, peacadh brisidh an lagha, agus peacadh uireasbhuidh coslais ris an lagh, peacadh dìomhair agus peacadh follaiseach, peacadh anmhuin-neachd agus peacadh dànadais, peacadh m' òige agus

peacadh 'n uair a thàinig mi gu tuilleadh aois, peacadh an aghaidh Dhé, 'an aghaidh mo choimhearsnaich, agus a' m' aghaidh féin. Ann an aon fhocal faodaidh sinn a bhi sealltuinn ris na h-uile peacadh a's urrainn Dia bhi cur as ar leth mar ni tha 'g ar fàgail fo fhiachaibh trom do cheartas Dhé.

Agus tha m' fhiachan uile air an cur sìos ann an leabhar cuimhne Dhé, agus cunntas air a ghleidheadh orra. Agus mar 'eil mi tighinn dh' ionnsuidh m' Athar nèamhaidh gach là air son maitheanais peacaidh, tha m' fhiachan a' dol 'an lìonmhoireachd 'na h-uile là; agus cha'n urrainn duinn féin na fiachan so phàigh gu bràth. Cha 'n 'eil sinn cosmhuil ris an t-seirbhiseach anns a' chosamhlachd a thubhairt, A Thighearna, dean foighidin rium agus ìocaidh mi an t-iomlan. Agus cha'n urrainn neach air bith a bhi 'g iomchar nam fiachan so dh' ionnsuidh creutair sam bith eile, oir cha'n urrainn creutair sam bith eile bhi 'g ràdh, mar thubhairt Pol ri Philemon a thaobh Onesìmuis, Ma rinn e eucoir ort, no ma tha e ann am fiachaibh sam bith dhuit, cuir sin as mo leth-sa. Sgrìobh mise Pol le m' làimh féin e, agus dìolaidh mi e. Agus cha'n urrainn eaglais sam bith a bhi seasamh 'nar n-àite, do bhrìgh gu bheil gach neach 'san eaglais ann am fiachaibh do Dhia air a shon fhéin cheana, agus mar so tighinn goirid air glòir Dhé. Agus cha'n urrainn ùine, no dol seachad na h-aimsir, a bhi dubhadh a mach ar peacaidhean, mar thachras air uairibh a thaobh fiachan aimsireil. Ciod air bith an ùine a dh' fhaodas a' dol seachad, ciod sam bith co sean 'sa dh' fhaodas na fiachan a bhi, cha chaill Dia gu bràth na còirichean a th' aige air a' mhuinntir a tha fo fhiachaibh dha. Seasaidh iad 'nar n-aghaidh aig crìch na beatha a's fhaide. 'Na

shean aois gheibh sinn an Salmadair ag ràdh, Peacaidhean m' òige, agus m' eusaontais, na cuimhnich thusa. Cha 'n 'eil e 'nar comas a bhi faotainn saor dhe'r fiachaibh le bhi dol air imrich thar a' chuan, no eadhon leis a' bhàs. Tha là tighinn anns an tig an gairm so dh' ionnsuidh gach neach, " Thoir cunntas air do stiùbhardachd. An déigh aimsir fhada thàinig Tighearn nan seirbhiseach sin, agus rinn e cunntas riu."

Ach a nis thugamaid fainear fiachan no peacaidhean cloinne Dhé, oir 's iad so na fiachan 's na peacaidhean a tha air an ciallachadh an so. Am bheil feum aig cloinn Dhé air maitheanas? Am feum iadsan a bhi 'g ràdh? Maith dhuinn ar fiachan. Co fhada 's tha muinntir buaillteach do pheacadh, tha feum aca air maitheanas. Tre chreidimh agus aithreachas tha 'm peacach air ionnlad anns an tobar a chaidh fhosgladh air son peacaidh agus nèoghloine; ach 'na ghluasad troimh an t-saoghal so tha 'chosan air an salachadh, agus uime sin ged fhuair e maitheanas peacaidh, agus ged tha e air fhìreanachadh, agus 'na leanabh le Dia, tha feum fhathast aige gu'm bi 'chosan a rìs agus a rìs air an glanadh. 'Se so tha Criosd a' ciallachadh 'nuair a tha e 'g ràdh ri Peadar, " An ti a tha air ionnlad, cha 'n 'eil feum aige ach a chosan ionnlad, ach tha e gu h-iomlan glan." Cha robh na h-Iudhaich a' caitheamh ach bonn-bhrògan air an cosaibh, agus an uair a bha iad a' dol air thurus, no 'g imeachd troimh ghaineamh, no làthaich, no sheilche sam bith, cha b' urrainn iad a bhi gleidheadh an cosan glan, ciod air bith cho glan 'sa dh' fhaodadh iad a bhi 'sa' mhaduinn. Agus mar so ged tha 'm peacach tha tighinn dh' ionnsuidh Chriosd a' faotainn maith-

eanais, agus air a ghlanadh anns an tobar a chaidh fhosgladh air son peacaidh agus air son neògloine; gidheadh, a chionn gu bheil e air thurus agus ag imeachd troimh fhàsach an t-saoghail so, cha'n urrainn e daonann a chosan chumail glan, agus uime sinn feumaidh e tighinn na h-uile là dh' ionnsuidh 'Athar nèamhaidh agus bhi guidhe, " A Dhia, dean tròcair ormsa tha 'am pheacadh. Glan mi le hìosop, agus bithidh mi glan; ionnail mi, agus bithidh mi ni's gile na sneachda."

Tha àireamh bheag ri fhaotainn anns an eaglais a tha de'n bheachd gu'm faod sluagh Dhé 's an t-saoghal so bhi ruigheachd air leithid dh' iomlanachd 'am beatha na diadhachd 's nach 'eil iad uair air bith a' tuiteam ann am peacadh, no cur feum air a bhi 'g ràdh, Maith dhuinn ar fiachan. Ach 'se mearachd mhòr agus ro chunnartach a th' ann an so, agus mearachd a tha calg-dhìreach an aghaidh teagaisg an Sgrìobtuir. Tha fianuis an Abstoil Eoin againn 's na briathraibh so, " Ma their sinn nach 'eil peacadh againn, tha sinn 'g ar mealladh féin, agus cha 'n 'eil an fhìrinn annainn." Agus 'se teisteas an Abstoil Phoil ùine fhada 'n dèigh dha bhi air iompachadh, agus an déigh dha saoithreachadh anns an fhìon-lios mar nach d' rinn neach air bith eile, agus an déigh dha tuilleadh fhulang air son aobhair Chriosd na neach air bith eile, " Cha'n e gu'n d' ràinig mi cheana, no gu bheil mi cheana foirfe." Agus tha 'n t-Abstol Seumas ag ràdh, " Ann am mòran nithibh tha sinn uile ciontach." Agus 'se so fianuis Sholaimh, " Cha 'n 'eil duine ceart air an talamh, a ni maith, agus nach peacaich." 'S ann an uair a bha Daniel ag aideachadh a lochd fhéin agus lochd chloinn Israeil, a thàinig an t-aingeal Gabriel ag

itealaich gu luath 'na ionnsuidh agus thubhairt e ris, " Tha thu air do ghràdhachadh gu robh mhòr, O Dhaniel, agus tha mise air teachd a mach a thoirt duit gliocais agus tuigse."

Tha lagh Dhé ro fharsuing, agus tha naomhachd Dhé os ceann ar n-uile bhreithneachaidh. Ma sheallas e air a' ghealaich cha dealraich i; cha 'n 'eil na rionnagan glan 'n a shealladh, agus as leth 'ainglean cuiridh e amaideachd. Ach tha cridhe an duine cealgach thar nan uile nithean, agus tha e do-leigheas; cò a's urrainn a thuigsinn? 'S math dh' fhaodadh an Salmadair a ràdh, " Cò a thuigeas a sheacharain? o lochdaibh dìomhair glan thusa mi. Rannsaich mi, a Dhé, agus aithnich mo chridhe; dearbh mi, agus tuig mo smuaintean. Agus amhairc am bheil slighe olc air bith annam, agus treòraich mi anns an t-slighe shìorruidh." 'Nuair a bheachdaicheas sinn air naomhachd lagh Dhé air an aon làimh, agus air laigse agus truaillidheachd an duine da 'fheabhas air an làimh eile, faodaidh sinn a bhi co-dhùnadh nach 'eil neach air bith comasach, o thuiteam ar ceud sinnsear dhe féin, no thaobh gràs air bith a tha e faotainn anns a' bheatha so, air àitheantaibh Dhé a choimhead gu foirfe, ach gu bheil e 'g am briseadh gach là, ann an smuaintibh, ann am focal, agus ann an gnìomh.

'S còir dhuinn gu deimhin na h-uile oidhirp a thoirt gu bhi ruigheachd air foirfidheachd, ach cha bhitheadh e 'na chomharadh math air neach sam bith a bhi meas gu'n d' ràinig e air leithid dh' iomlanachd 'sa' bheatha so 's nach robh tuilleadh feum aig air maitheanas peacaidh. Cha'n fhaod sinn a bhi smuaineachadh gu bheil gach peacadh air a chiosachadh, gu'n d' fhuair sinn buaidh thar gach nàmhaid, no gu

bheil sinn a' gleidheadh lagha Dhé gu foirfe. Tha an cridhe cealgach thar nan uile nithean, agus faodaidh neach a's inbhiche ann am beatha na diadhachd a bhi air a mhealladh leis. Foillsichidh eòlas spioradail dhuinn peacaidhean nach fhaicear ann an staid aineolais, amhuil mar dh' fheuchas deàrsadh na gréine an smùirnean nach fhaicear ann an seòmar dorcha. Ma tha sinn a' saoilsinn gu'n d' ràinig sinn air gach iomlanachd cheana, bithidh sinn ealamh air bhi deanamh dearmaid air faire agus urnuigh, dìchuimhnichidh ar làmh dheas a seòltachd, agus bithidh sinn cosmhuil ri Samson 'nuair a chaidh duail a chinn a bhearradh dheth, agus bha e mar gach duine eile. Agus ma tha neach dhe 'n bheachd so, cia mar a théid do ghràs na h-irioslachd? Cha'n iongantach ged thubhairt Spurgeon a thaobh duine bha dhe 'n bheachd so, "Shaoil leam gu'n robh e foirfe agus gun pheacadh, gus an dubhairt e fhéin rium gu'n robh."

Faodar a ràdh gu bheil dà ni 'san Sgrìobtur agus dà ni a mhàin, eadhon peacadh an duine, agus gràs Dhé. 'Se teisteas an Sgrìobtur gu bheil na h-uile neach truaillidh, agus gu bheil gach neach a' cur an gnìomh peacaidh. Agus tha ar fiosrachadh fhéin a' teagasg na fìrinn so dhuinn mar an ceudna. Nach abair sinn gu coitchionn? Cha 'n fhaighear duine gun fhàiling. Agus their sinn cuideachd, Ged imich thu an cruinne, cha'n fhaigh thu duine gun choire. Agus 's bitheanta chluinneas sinn na ràdhan so, Cha robh duine riamh gun lochd; Tha chron fhéin air na h-uile fear; Air ghlainead an tobair, bithidh salachar ann.

Ach tha maitheanas aig ar n-Athair neàmhaidh 'nuair a thuiteas aon air bith d'a chloinn ann am peacadh tre anmhuinneachd. Ann an Creud nan

Abstol tha na briathra so air an cur sìos, Tha mi creidsinn ann am maitheanas peacaidh. Ach cha'n fhaod sinn a bhi sealltuinn air maitheanas peacaidh mar ni tha furasd' a chosnadh. 'Se maitheanas peacaidh an ni a's iongantaiche air thalamh. Bha cuid a measg fheallsanach nan cinneach fo amharus am b' urrainn do pheacaich a bhi faotainn maitheanais air dhòigh air bith, agus dhuibh so bha Socrates an duine bu ghlic a dh' àraich a' Ghréig riamh. Cha b' urrainn duinn a bhi creidsinn ann am maitheanas peacaidh idir, mur bitheadh e air fhoillseachadh gu soilleir anns an Sgrìobtuir. Dh' fhoillsich Dia e féin do Mhaois mar an Tighearn iochdmhor agus gràsmhor, a tha maith-eadh aingidheachd, agus eusaontais, agus peacaidh. Agus mar so tha Daibhidh ag ràdh 'san treas salm thar ciad, Beannaich an Tighearn, O m' anam, agus na dì-chuimhnich a thìodhlacan uile. 'Se mhaitheas do pheacaidhean gu léir, a shlànuicheas d' euslaintean uile. Agus tha 'm fàidh Micah a' toirt na fìrinn cheudna fa'r comhair 's na focail so, Cò is Dia ann cosmhuil riutsa, a mhaitheas aingidheachd, agus a ghabhas seachad air eusaontas iarmaid 'oighreachd? Cha ghléidh e a chorruich gu sìorruidh a chionn gur toigh leis tròcair.

Cha'n e mhàin sin, ach tha am Bìobull ag innseadh ciod an dòigh anns am bheil maitheanas a' tighinn 'nar n-ionnsuidh. " Feuch Uan Dé a tha toirt air falbh peacaidh an t-saoghail. Glanaidh fuil Iosa Criosd Mac Dhé sinn o gach uile pheacadh." Tha olcas neo-chrìochnach anns a' pheacadh a tha toilltinn féirge agus mallachd Dhé, araon 'sa' bheatha so agus 'sa' bheatha tha ri teachd. Ach tha éifeachd neo-chrìochnach ann an fuil an Uain, agus air sgàth

Chriosd bheir ar n-Athair nèamhaidh maitheanas dhuinn 'nuair a thig sinn 'na ionnsuidh agus a their sinn, Maith dhuinn ar fiachan, amhuil mar a mhaitheas sinne d' ar luchd-fiach. Faic cho fhada 'sa tha sinn 'an comain Chriosd a chosuinn slàinte air ar son le a bheatha 's le a bhàs! Agus an iongantach ged 'se so stéigh an orain nuaidh ann an nèamh? "Dhàsan a ghràidhaich sinn, agus dh' ionnlaid sinn o ar peacaidhibh 'na fhuil féin, agus a rinn rìghrean dhinn agus sagartan do Dhia agus d'a Athair-san; dhàsan gu robh glòir agus cumhachd gu saoghal nan saoghal. Amen."

Tha cheart uibhir ghràin aig Dia do'n pheacadh 'na chloinn fhéin 's th' aige dha ann am muinntir eile, agus glé thric tha e peanasachadh a' pheacaidh na's mò anns an saoghal so 'na shluagh fhéin no ann am muinntir eile. Dh' fhaodadh an saoghal a bhi smuaineachadh gu'n robh gràdh aige d'an sal mar glanadh e iad; agus uime sin a chionn gu bheil fuath aige d'am peacadh, cha shaor e iad o'n àmhuinn, ach air sgàth a ghràidh dhoibh fhéin, cha tilg e iad gu Tophet. Nach d' fhuair Maois, agus Daibhidh, agus Jonah, agus Peadar so mach 'nam fiosrachadh féin? Agus nach e so tha Peadar a' ciallachadh 'nuair a thubhairt e gu'n tòisich breitheanas aig tigh Dhé? Agus nach 'eil an Salmadair ag ràdh? Is tu an Dia a thug maitheanas dhoibh ge d' rinn thu dìoghaltas air son an gnìomharan. A chionn gu bheil clann Dhé buailteach do pheacadh 'se 'n dleasdanas agus an sochair a bhi tighinn gach là dh' ionnsuidh an Athar a tha air nèamh, agus a bhi guidhe, Maith dhuinn ar fiachan, amhuil mar a mhaitheas sinne d'ar luchd-fiach.

Tha leanabh Dhé neo-iomlan ann an naomhachd

fhada 's tha e 'sa' bheatha so, tha fuigheall a' pheacaidh a' fantuinn ann, tha an fheòl a sìor-mhiannachadh an aghaidh an Spioraid, tha e air shàruchadh le buairidhean an diabhuil, agus air a bhacadh 'na uile sheirbhis spioradail, air chor 's gu bheil e tuiteam ann an iomadh peacadh. Tha feum air aithreachas agus air aideachadh peacaidh fhada 's tha sinn 'sa' choluinn, a chionn gu bheil coire agus peacadh 's na h-uile ni a ni sinn. Tha Dia toirt maitheanais duinn, ach cha'n fhaod sinn a bhi toirt maitheanais dhuinn féin. Ma dh' aidicheas sinne ar n-eusaontais do'n Tighearn, maithidh esan cionta ar peacaidh. Ma tha sinn toileach gu'm bi an Tighearn a' folachadh ar peacaidhean, cha'n fhaod sinn féin a bhi toirt oidhirp air a bhi 'g am folachadh. Ma tha sinn toileach a bhi air ar leigheas, feumaidh sinn ar creuchdan fheuchainn do 'n lighiche, agus a bhi 'g iarraidh slàinte agus maitheanais os ceann gach ni eile. Nan abradh sìthiche riut, mar anns na leabhraichean sgeulachd, gu'n toireadh i dhuit an ni bu docha leat, ciod a dh' iarradh tu oirre? An deanadh tu roghadh agus taghadh dhe mhaitheanas peacaidh? Tha Dia tairgseadh maitheanais peacaidh dhuit. Thoir an aire gu'n iarr thu air tùs rìoghachd Dhé agus 'fhìreantachd-san, agus cuirear na h-uile ni eile riut.

*Amhuil mar a mhaitheas sinne d' ar luchd-fiach.* 'Se so an cumha air am bheil ar n-Athair a tha air nèamh a' tairgseadh maitheanais peacaidh dhuinn. 'S còir do'n mhuinntir a tha faotainn maitheanais peacaidh o Dhia air an son fhéin, a bhi deas gu bhi maitheadh an cionta dhoibh-san a rinn coire air bith orra. Tha misneach againn gu bhi creidsinn gu'n d' thug Dia maitheanas dhuinn fhéin, agus gu'n toir e

maitheanas dhuinn 'nar tuisleadh làthail, 'nuair a tha 'n teisteas so annainn fhéin, gu bheil sinn o'r cridhe a' tabhairt maitheanais do dhaoinibh eile 'nan lochdaibh-san. Tha Dia maitheadh ar fiachan fhéin gu saor agus a' dì-chuimhneachadh ar n-uile lochdan, agus mar so 's còir dhuinne bhi buntuinn ris a' mhuinntir a rinn eucoir oirnn. Tha a' ghnè spioraid so 'na dhearbhadh an d' fhuair, no nach d' fhuair sinn féin maitheanas peacaidh.

Tha 'n dleasdanas so air a sparradh oirnn ro thric 'san Sgriobtuir. Tha Criosd ag ràdh r'a dheisciobuil, Ma mhaitheas sibh an cionta do dhaoinibh, maithidh bhur n-Athair nèamhaidh dhuibh-sa mar an ceudna. Ach mur maith sibh an cionta do dhaoinibh, cha mhò a mhaitheas bhur n-Athair dhuibh-sa bhur cionta. Air dol do Pheadar d'a ionnsuidh, thubhairt e, A Thighearna, cia minic a pheacaicheas mo bhràthair a' m' aghaidh, agus a mhaitheas mi dha? An ann gu ruig an seachdamh uair? Thubhairt Iosa ris, Cha'n abair mi riut, gus an seachdamh uair, ach gu deich agus tri fichead seachd uairean. Agus an àite eile tha Criosd ag ràdh, Agus an uair a sheasas sibh a' deanamh urnuigh, maithibh, ma tha ni air bith agaibh an aghaidh aoin duine; chum gu maith bhur n-Athair a tha air nèamh bhur peacaidhean féin duibhse. Agus a ris gheibh sinn e 'g ràdh, Thugaibh an aire dhuibh féin; ma pheacaicheas do bhràthair a' d' aghaidh, cronuich e; agus ma ghabhas e aithreachas, thoir maitheanas da. Agus ma pheacaicheas e a' d' aghaidh seachd uairean 's an là, agus gu'm pill e riut seachd uairean 's an là, ag ràdh, Tha aithreachas orm; thoir maitheanas da.

Agus tha Abstoil Criosd a' sparradh an dleasdanais

so oirnn mar an ceudna. Tha Pol ag ràdh ri eaglais Ephesuis, Bithibh caoimhneil, teò-chridheach d'a chéile; a' toirt maitheanais d'a chéile, eadhon mar thug Dia maitheanas dhuibhse ann an Criosd. Agus ri eaglais Cholose thubhairt e, A' giùlan le chéile, agus a' maitheadh d'a chéile, ma tha cùis ghearain aig neach an aghaidh neach; mar thug Criosd maitheanas dhuibhse, mar sin deanaibhse mar an ceudna. Agus tha 'n t-Abstol Peadar ag ràdh, Na h-iocaibh olc air son uilc, no càineadh air son càinidh, ach an aghaidh sin beannaichibh.

Ghuidh am Fear-Saoraidh beannaichte air son a naimhdean air a' chrann, ag ràdh, Athair, maith dhoibh; oir cha 'n 'eil fhios aca ciod a tha iad a' deanamh. Agus 'n uair a bha na h-Iudhaich a' clachadh Stephein gu bàs, ghlaodh e le guth mòr, A Thighearna, na cuir am peacadh so as an leth. Bu mhath 's bu dlùth gu deimhin a lean Stephen, an ciad mhairtireach, eisempleir a Mhaighstir; agus 's ciatach an eisempleir a dh' fhàg e fhéin aig na mairtirich lìonmhor a bha gu bhi 'ga leanntuinn.

Tha e na's fhasa do chuid a bhi maitheadh eucoir na do chuid eile. Theireadh iad mu thimchioll an Ard-Easbuig Cranmer, a bha beò, 'an Sasunn aig àm ath-leasachaidh na h-eaglaise, " Dean eucoir air, agus bithidh e 'na charaid dhuit an déigh sin tuilleadh." Agus tha eachdraidh ag innseadh dhuinn gu'm buineadh a' ghnè spioraid so cuideachd do Julius Céasar a thug an Ròimh gu géill. Thug òganach dian, bras aon uair dùlan dha *Sir Walter Raleigh* gu còmhraig-déise, agus a chionn gu'n do dhùilt e còmhrag a dheanamh ris, thòisich e air smugaid a thilg air 'san aodainn air an t-sràid. Ghabh an duine

uasal ainmeil a neapaicinn pòc agus ghlan e 'aghaidh gu ciùin, séimh, agus fhreagair e mar so, Oganaich, nam b' urrainn dhomhsa d' fhuil a ghlanadh o m' choguis cho furasd' a's urrainn mi an eucoir so ghlanadh o m' aodainn, bheirinn air falbh air a' mhionaid so do bheatha. 'S fìor da rìreadh an sean-fhacal, Am fear a thug buaidh air fhéin, thug e buaidh air nàmhaid.

Ach am bitheantas tha cùisean air dhòigh eile. Tha e nàdurra dhuinn a bhi leanachd eiseimpleir Chonoin, aimlisg na Féinne, a thubhairt, Ma's olc dhomh cha'n fhearr dhaibh; agus mu thimchioll a bheil e air a ràdh, Cha d' fhuair Conon riamh dòrn gun dòrn a thoirt g'a cheann. An eachdraidh na Gàidhealtachd 's an àm a chaidh seachad, na 'n deanadh aon fhine eucoir air fine eile, nach ann a rachadh an aicheamhail éigheach, agus dìoghaltas iarraidh mu'n téideadh an gamhlas air chùl? Nan cuireadh dithis a mach air a chéile, nach b' iad an claidheamh agus an dag a dh' fheumadh a bhi ceart-achadh cùisean? Agus nach fhaigh sinn am bàrd ainmeil agus teò-chridheach Donnacha Bàn Mac-an-t-saor ag ràdh?

Bha aon bhalach ann air banais
A thug dhomh tàmailt,
O'n bha esan mar sin domh-sa,
Bithidh mise mar so dhàsan.

Tha e cho nàdurra do dhaoine bhi gràdhachadh an càirdean a mhàin, agus a bhi fuathachadh an naimh-dean, 's gu'n robh feallseanaich agus daoine glice nan cinneach a bha aineolach air a' Bhìobull, a' teagasg do'n t-sluagh laghaileachd agus cubhaidheachd dìogh-altais an aghaidh naimhdean. Bha leithid de chuthach

air na Lochlannaich air son dìoghaltais thar an naimhdean 's gu'n robh am macmeamnadh a' deanamh dhoibh féin Flath-innis, far am biodh claiginn an naimhdean aca mar chuachaibh, as am bitheadh iad ag òl, mar dheoch nan dée, fuil an naimhdean.

Ach cha'n fhaod e bhi mar so thaobh cloinne Dhé. Riusan tha Pol ag ràdh, Bitheadh gach uile sheirbhe, agus corruich, agus fearg, agus gàrrthaich, agus toibheim air an togail uaibh, maille ris gach uile mhì-run. Ma tha leanabh Dhé ag altrum dìoghaltais an aghaidh neach eile, ciamar a's urrainn e bhi 'g ràdh ann am briathran an iarrtuis so r'a Athair nèamhaidh, Thoir maitheanas dhomh-sa amhuil mar tha mise toirt maitheanais. Na meallar neach air bith agaibh; cha deanar fanoid air Dia, agus mar 'eil thu deas gu maitheanas a thoirt seachad cha'n fhaigh thu maitheanas. Tha esan nach toir maitheanas do dhaoine eile a' bristeadh na drochaid air an éigin da féin dol thairis; oir tha feum aig gach neach air maitheanas. A thuilleadh air sin, cha'n urrainn dhuinn fhéin a bhi sealbhachadh sìthe gus an cuir sinn cùl ri corruich, mì-run, dìoghaltas, agus dubhailcean dhe 'n t-seòrsa sin. Dh' éirich càirdean Dhughaill Bochannain leis a Phrionnsa 'sa' bhliadhna 1745, agus bha cuid dhuibh air an dìteadh agus air an cur gu bàs le fianuis bhréige. Dh' altruim e dìoghaltas an aghaidh luchd-dìtidh a chàirdean, agus anns a' chunntas a dh' fhàg e air an àm so deth a bheatha, tha e 'g innseadh gu'n d' thug so air falbh a shìth fad' dhà bhliadhna, agus rè na h-ùine so gu'n robh e giùlan ifrinn an taobh stigh dheth fhéin. B' fhìor na focail a sgriobh Donnacha Loudinn, caraid Dhùghaill, beagan bhliadhnachan an déigh sin,

Cha 'n 'eil saoi gun choimeas,
Cha 'n 'eil coille gun chrìonaich;
'S fearr beagan a mhathadh
Na sean fhalachd a dhìoladh.

Fadheòidh, feuchaibh nach ìoc neach olc air son uilc do dhuine sam bith. Na deanaibh dìoghaltas air bhur son féin, ach thugaibh àite do'n fheirg; oir tha e sgrìobhta, Is leam-sa dìoghaltas; ìocaidh mi tha an Tighearn ag ràdh. Na toirear buaidh ort leis an olc, ach thoir-sa buaidh air an olc leis a' mhaith. Feumaidh dìoghaltas a bhi air fhuadachadh as a chridhe agus as an eaglais. Fàgamaid an dubhailc so aig ascreidich agus aig samhanaich. Feumaidh clann Dhé barrachd a thoirt air sluagh an t-saoghail. Ma their neach, Tha gràdh agam do Dhia, agus fuath aige d'a bhràthair, is breugaire e; oir an ti nach gràdhaich a bhràthair a chunnaic e, cionnus a dh' fheudas e Dia nach fac e a ghràdhachadh? Aithne nuadh, deir Criosd r'a dheisciobuil, tha mi 'toirt dhuibh, Gu'n gràdhaich sibh a chéile. Le so aithnichidh na h-uile dhaoine gur sibh mo dheisciobuil-sa, ma bhios gràdh agaibh d'a chéile.

# AN T-SÈATHAMH IARRTUS.

*Agus na leig 'am buaireadh sinn, ach saor sinn o olc.*—
Mata, VI. 13.

'S E ciont' a' pheacaidh agus cumhachd a' pheacaidh an dà ni a's mò tha cur dragh air cloinn Dhé air thalamh; agus anns a' choimhcheangal nuadh tha gealladh aca gu'm faigh iad saorsa o'n dà olc so. Tha Dia toirt doibh maitheanais peacaidh, agus tha e cuideachd a' cur a reachd 'an taobh stigh dhuibh, agus 'g a sgrìobhadh air an cridheachan. Air son an dà bheannachd so tha sinn a' guidhe 'n uair tha sinn ag ràdh, Maith dhuinn ar fiachan, agus na leig 'am buaireadh sinn, ach saor sinn o olc. Tha Dia maitheadh dhuinn ar fiachan, ach a chionn gu bheil fuath againn do'n pheacadh, agus a chionn gu bheil sinn anmhunn annainn féin gu bhi seasamh 'na aghaidh, tha againn ri bhi cur ar n-earbsa 'an Dia agus a bhi 'g ràdh, Na leig 'am buaireadh sinn, ach saor sinn o olc. Cha shir an tràill a fhuair a shaorsa bhi a rithist air a ghlacadh. Tha eagal air an leanabh a fhuair a losgadh roimh an teine. Cha 'n iarr am mac struidheil a fhuair a leithid d' fhàilte 'nuair a thàinig e dhachaidh a bhi cur doilgheis tuilleadh air 'athair. 'Nuair a thubhairt Criosd ris a' mhnaoi a bha na sgrìobhaichean agus na Phairisich a' casaid 'na làthair, " Cha mhò a tha mise 'g a d' dhìteadh," thubhairt e rithe mar an ceudna, " Imich romhad, agus na peacaich r 's mò." Agus 'nuair a their sinne, Foluich do ghnùis o m' pheacaidhean, 's còir duinn a bhi 'g ràdh

mar an ceudna, Cruthaich annam cridhe glan, a Dhé. Ged tha Dia toirt seachad maitheanais peacaidh, feumaidh eagal a bhi oirnn roimhe 'n pheacadh. Sin mar bha chùis riamh a thaobh sluaigh Dhé. "Ach maille riutsa tha maitheanas; agus uime sin bithidh eagal air daoinibh romhad."

Tha an t-iarrtus so gabhail a steach gu bheil clann Dhé 'an cunnart fhad 'sa tha iad 'san t-saoghal so. Ged fhuair iad maitheanas, tha iad fathast air an cuairteachadh le buairidhean, air chor 's gu bheil feum aca a ghnàth a bhi ri faire agus ri urnuigh, chum 's nach tuit iad a rìs anns a' pheacadh. Agus a chionn gu bheil iad féin lag, agus buairidhean an t-saoghail, na feòla, agus an droch spioraid ro làidir, feumaidh iad a tighinn dh 'ionnsuidh an Athar nèamhaidh leis an iarrtus so, Na leig 'am buaireadh sinn, ach saor sinn o olc.

Tha 'n Sgriobtuir ag innseadh gu bheil Dia féin a' dearbhadh a shluaigh. Dhearbh e Abraham 'nuair a thug e àithne dha gu'n ìobradh e a mhac Isaac, agus mar so thug e cothrom do Abraham a bhi toirt dearbhaidh air a chreidimh agus air ùmhlachd. Dhearbh e clann Israeil anns an fhàsach. Aig crìch an turuis tha e 'g ràdh riu, Agus cuimhnichidh tu an t-slighe sin uile air do threòraich an Tighearn do Dhia thu rè an dà fhichead bliadhna so anns an fhàsach, gu d' irioslachadh, gu d' dhearbhadh, a chum gu'm biodh fios ciod a bh' ann ad chridhe, an gleidheadh tu 'àitheantan, no nach gleidheadh. Mar so cheadaich Dia gu'm biodh Iob air a bhuaireadh gu bhi foillseachadh dha, ged bha e coimhlionta, agus dìreach, agus 'na neach air an robh eagal Dhé, agus a sheachainn olc, gu'n robh ann fhathast mòran féin-fhìreantachd. 'Nuair a chaidh so

dhearbh air Iob tha e toileach bhi 'g ràdh, " Uime sin gabhaidh mi gràin diom féin, agus ni mi aithreachas ann an duslach agus ann an luaithre." 'Se so an t-aon seadh anns am bheil Dia buaireadh neach air bith. Cha do bhuair e neach riamh gu olc no gu peacadh a dheanamh. Tha'n t-Abstol Seumas ag ràdh, Na h-abradh neach sam bith 'nuair a bhuairear e, Tha mi air mo bhuaireadh le Dia; oir cha chomasach Dia a bhuaireadh le olc, ni mò a bhuaireas e neach sam bith. 'S e rùn an Tighearn a bhi toirt buannachd agus beannachd do'n dream a tha e dearbhadh, agus uime sin tha e sgriobhta, Is beannaichte an duine a ghiùlaineas buaireadh; oir 'nuair a dhearbhar e, gheibh e crùn na beatha, a gheall an Tighearn do'n dream a ghràdhaicheas e. Tha 'm buaireadh agus an dearbhadh a thig o Dhia air an cur 'nar n-ionnsuidh chum gu'm faighear dearbadh ar creidimh na's luachmhoire gu mòr na òr a théid am mugha, ged dhearbhar le teine e, chum cliù, agus urraim, agus glòire aig foillseachadh Iosa Criosd.

I. Tha na nithean sin a dh' fhaodas a bhi 'n am buaireadh dhuinn ro lionmhor. Tha dreuchd àrd a' dearbhadh ar tréibhdhireis, agus 's tric a tha oifig ainmeil 'na buaireadh do neach. Tha deuchainnean mòra dearbhadh ar creidimh agus ar seasmhachd, agus deas, faodaidh e bhi, gu bhi 'g ar buaireadh gu bhi 'g iarraidh saorsa ann an rathad 'nach 'eil dligheach. 'Nuair a tha eucoir air bith air a deanamh oirnn, tha so dearhbadh ar foighidin agus ar séimheachd, agus aig a leithid so dh' àm tha sinn ealamh gu bhi 'g altrum feirg agus dioghaltais an aghaidh nam muinntir a rinn eucoir oirnn. An tobar a tha soilleir mar chriostal aig a' mhullach, faodaidh, 'nuair a ghluaisear agus a

charaichear e, deasgain agus grùid a bhi aig ìochdar; agus faodaidh an neach sin a tha 'am bitheantas séimh agus foighidneach, 'nuair a tha e air a bhuaireadh, a bhi feargach agus crosda gu leòir. Tha buaireadh an dà chuid ann am beartas agus ann am bochdainn. Ma tha neach beartach tha e deas gu bhi dì-chuimhneachadh Dhé, agus gu bhi 'g ìobradh d'a fhéin-dhionmhaltachd, agus ma tha neach bochd 'na chrannchur tha e air a bhuaireadh gu bhi miannachadh cuid na muinntir aig am bheil tuilleadh na th' aige fhéin, agus gu bhi gearan an aghaidh freasdal Dhé. Tha eireachdas agus maise pearsa 'nam buaireadh do'n dream aig am bheil iad, agus math-dh' fhaoidte 'nam buaireadh na's mò dhoibh-san a tha as an eugmhais. Faodaidh biadh 'us deoch a bhi 'nam buaireadh dhuinn. " Na h-amhairc thusa air an fhìon an uair a bhitheas e dearg, agus cuir sgian ri d' sgornan, ma's duine thu air do thabhairt do gheòcaireachd." Tha eisempleir agus cleachdaidhean peacach an t-saoghail 'nam buaireadh do'n chriosduidh. Agus os ceann nan uile nithe tha ar truaillidheachd fhéin 'g ar buaireadh gu bhi peacachadh. Thu gach duine, deir an t-Abstol Seumas, air a bhuaireadh 'nuair a thairngear, agus a thàlaidhear e le ana-miann féin. Agus air bhi do'n ana-miann torrach, beiridh e peacadh; agus air do'n pheacadh a bhi air a chrìochnachadh, beiridh e bàs.

Cha 'n 'eil neach beò saor o bhuaireadh, rìgh no ìochdaran, sean no òg, bochd no beartach, duine uasal no fear ceirde. Tha na h-uile inbhe agus àm buailteach do bhuaireadh. Tha sinn air ar buaireadh gu saoghaltachd, agus gu bhi dì-chuimhneachadh sìorruidheachd; tha sinn air ar buaireadh gu bhi deanamh dearmaid air a' Bhiobull agus gu bhi mi-naomhachadh Là 'n

Tighearna; tha sinn air ar buaireadh gu bhi cur nithean a' chuirp air thoiseach air nithean an anama; tha sinn tric a' deanamh ana-caitheimh air ar n-aimsir, agus peacachadh le 'r teangaidh; tha sinn air ar buaireadh gu dìoghaltas agus farmad; tha sinn air ar buaireadh 'nuair tha sinn 'an cuideachd, agus 'nuair a tha sinn leinn fhéin; tha sinn air ar buaireadh gu andànadas agus gu eudòchas; tha sinn ullamh gu bhi 'g earbsadh as ar cridhe féin, ged tha 'n Sgriobtuir ag innseadh gur e 'n t-Uile-chumhachdach a mhàin neart ar cridhe. Is aithne do'n Tighearn na daoine diadhaidh a shaoradh o bhuaireadh, agus 'se 'ghealladh d'a shluagh, A chionn gu'n do ghléidh thu focal m' fhoighidin-sa, gleidhidh mise thusa mar an ceudna o uair a' bhuairidh, a thig air an t-saoghal uile, a dhearbhadh na muinntir sin a tha 'nan còmhnuidh air an talamh.

Tha aon neach ann a tha 'g ar buaireadh na's mò na ni air bith eile, agus uime sin theirear ris am buaireadair. Theireir ris cuideachd, an droch spiorad, ar nàmhaid an diabhul, fear-casaid nam bràithrean, an sgriosadair, an t-seann nathair, agus leòmhan beuchdach. Cha 'n 'eil ionnsuidh nach toir e gu bhi 'g ar buaireadh chum peacaidh. Cha 'n 'eil am buaireadair comasach air a bhi 'g ar n-éigneachadh gu bhi 'cur peacaidh an gnìomh, oir tha 'n Sgriobtuir ag ràdh, Cuiribh an aghaidh an diabhuil agus teichidh e uaibh. Ach tha buairidhean an diabhuil, air leth cunnartach. Tha e làn nàmhdeis do'n chinne-daoine uile, ach gu sònruichte do shluagh an Tighearn, agus 'se a rùn a bhi 'g an tabhairt a thaobh chum peacaidh, agus a bhi 'g an sgrios gu tur. Agus cha 'n 'eil e aig àm sam bith a' fàs sgìth dhe 'n obair so, ach tha ar nàmhaid an

diabhul, mar leòmhann beuchdach, ag imeachd mu'n cuairt, a' sireadh cò a dh' fheudas e shlugadh suas. Agus tha cumhachd mòr aig a' bhuaireadair, mar a chi sinn glé shoilleir o na h-ainmean a tha air an tabhairt dha 'san Sgriobtuir, eadhon duine làidir, dia an t-saoghail so, uachdaran cumhachd an adhair, agus an dràgon mòr dearg. Tha e mar an ceudna làn seòltachd, agus a' deanamh feuma dhe gach ais-innleachd gu bhi mealladh anaman dhaoine, air chor 's gu bheil an Sgriobtuir a' labhairt mu thimchioll cuilbheartachd an diabhuil agus doimhneachdan Shàtain. Taghaidh e an t-àm a's fhearr agus na meadhonan a's fhearr gu bhi toirt ionnsuidh oirnn. Tha sàr fhios aig ciod am biadh a dh' fheumas e bhi cur air an dubhan a chum a bhi glacadh anaman 'na lion. Feumaidh sinn a bhi ri faire agus urnuigh air eagal gu'm faigh Sàtan an cothrom oirnn le 'chuilbh-eartachd; oir cha 'n 'eil sinn aineolach air innleach-daibh.

Tha na focail so, Saor sinn o olc, a' ciallachadh, 'am beachd mòran luchd-mìneachaidh, saor sinn o'n droch aon, no saor sinn o'n diabhul. 'Se 'n diabhul an t-olc a's mò, agus an t-olc a's cunnartaiche a's urrainn coinneachadh oirnn. Tha e olc agus olc a mhàin, agus olc a ghnàth; agus tha 'bhuairidhean olc agus olc a mhàin, agus olc a ghnàth. Ach tha na h-uile buaireadh agus na h-uile peacadh olc. Agus gu sònruichte tha truaillidheachd ar nàdur agus ana-miann na feòla ro olc agus ar leth peacach. Agus tha gach ni tha leanachd 'san taobh stigh no 'san taobh mach 'an lorg a' pheacaidh olc mar an ceudna, eadhon doille-inntinn, cruas cridhe, uamhann coguis, agus gach deuchainn agus trioblaid a tha coinneachadh oirnn

'nar cuirp, 'nar n-ainm, 'nar maoin, 'nar gnothuichibh, agus maille riu sin am bàs féin. Faodaidh sinn a bhi sealltuinn air bochdainn, geur-leanmhuinn, masladh, easlainte, agus gach ni dhe 'n t-seòrsa so mar nithean a tha olc agus o'm feum sinn a bhi air ar treasairginn.

II. Agus a nis a chionn gu bheil an saoghal làn de bhuairidhean, agus do bhrigh gu bheil clann Dhé uile buailteach do bhuaireadh, 's còir duinn a bhi deanamh feuma gach là dhe'n iarrtus so 'an Urnuigh an Tighearn agus a bhi 'g ràdh, Na leig 'am buaireadh sinn. 'San iarrtus so tha sinn a' guidhe gu'n gléidh Dia sinn, ma's e sin a thoil bheannaichte, o bhi air ar buaireadh chum peacaidh. Tha sinn, mar an ceudna, a' guidhe gu'n cum e suas sinn aig àm a' bhuairidh, air chor 's nach fhaigh buaireadh no peacadh buaidh thairis oirnn. Tha sinn a' guidhe nach ceadaich e dhuinn a bhi air ar buaireadh os ceann ar neirt. Tha sinn ag aideachadh nach urrainn duinn 'nar neart féin a bhi seasamh an aghaidh nam buairidhean a dh' fhaodas tighinn oirnn, ach gu'm feum sinn a bhi cur ar n-earbsa ann an Dia, an ni gach ni air ar son. An dàrna cuid gleidhidh e sinn o bhi air ar buaireadh, no cumaidh e suas sinn agus saoraidh e sinn 'nuair a bhuairear sinn. Nach soilleir a tha so air a theagasg duinn 'san Sgriobtuir? "Tha Dia dìleas, nach leig dhuibh a bhi air bhur feuchainn thar bhur comas; ach a ni maille ris an deuchainn slighe dol as mar an ceudna, chum gu'm bi sibh comasach air a ghiùlan. Is aithne do'n Tighearn na daoine diadhaidh a shaoradh o bhuaireadh. A chionn gu'n do ghléidh thu focal m' fhoighidin-sa gleidhidh mise thusa mar an ceudna o uair a' bhuairidh a thig air an t-saoghal uile, a dhearbhadh na muinntir sin a tha 'nan còmhnuidh air an talamh." Cha'n urrainn

duinn a ghnàth a bhi seachnadh buairidhean, ach ma sheallas sinn ri Dia air son cobhair gheibh sinn buaidh thairis orra, agus cha sleamhnuich ar ceuman. 'Nuair a thàinig na Moabaich agus na h-Amonaich a' chogadh an aghaidh Iehosaphait rìgh Iudah, agus 'nuair a bha e ann an teanntachd mhòir, 'n a airc chuir e 'earbsa 'an Dia ag ràdh, " O ar Dia, cha 'n 'eil neart againne an aghaidh an t-sluaigh mhòir so, a tha teachd oirnn, agus cha 'n 'eil fhios againn ciod a ni sinn ; ach ortsa tha ar sùilean " ; agus fhuair urnuigh Iehosaphait éisdeachd, agus chaidh an ruaig a chur air a nàimhdean. Agus b'e so faireachadh an Abstoil Phoil, " Is urrainn mi na h-uile nithean a dheanamh tre Chriosd a neartaicheas mi." Agus aig àm eile 'nuair a bha e ann an éigin mhòir tha e 'g ràdh, " Agus saoraidh an Tighearn mi o gach uile dhroch obair, agus gleidhidh e mi chum a rìoghachd neàmhaidh féin." Tha Iacob aig crìch a thuruis a' toirt molaidh do'n Tighearn a shaor e o gach olc ; agus faodaidh sinne moladh a thoirt dha cuideachd, oir saoraidh e sinne mar an ceudna o gach olc, Bheir e dhuinn

" Saors' o'n pheacadh 'us o'n mhallachd,
Saors' o aibhistear nam lùb,
'Us saors' o'n t-saoghal mheallach, charach,
Bhios 'g ar dalladh le cion tuir."

Tha e 'na chomh-fhurtachd mhòir do chloinn Dhé gu bheil caithir nan gràs a ghnàth fosgailte dhoibh 'nuair a tha iad ann an deuchainn air bith, agus anns an iarrtus so tha Iosa toirt dhoibh nan dearbh bhriathran a's còir dhoibh a bhi cleachdadh 'nuair a thig iad dlùth do Dhia. Tha e 'g ràdh, Thugaibh leibh briathran agus abraibh, Ar n-Athair a tha air nèamh, na leig 'am

buaireadh sinn, ach saor sinn o olc. Bha Iosa féin air a bhuaireadh, oir bha e anns na h-uile nithibh air a dheanamh cosmhuil r'a bhràithribh. Agus a mheud 's gu'n d' fhuiling e féin, air dha bhi air bhuaireadh, is comasach e air cobhair a dheanamh orra-san a tha air am buaireadh. 'S ann le creidimh agus urnuigh a mhàin a bhitheas sinn comasach air uile shaighdean teinnteach an droch spioraid a mhùchadh. Cha 'n 'eil duine air thalamh cho coimhlionta ann an creidimh no ann an gràs, 's nach 'eil feum tuilleadh aige air còmhnadh Chriosd, gu bhi 'g a neartachadh agus 'g a chumail suas ann an là bhuairidh. An àite sin, feumaidh na naoimh a's inbhiche ann am beatha na diadhachd a bhi gabhail gu cridhe an earail a thug Pol do na naoimh ann an eaglais Chorintuis, Uime sin an ti a shaoileas e bhi 'na sheasamh, thugadh e aire nach tuit e. 'S iomadh criosduidh a thuislich 'na shean aois, do bhrìgh gu'n d' rinn e dearmad air faire agus air urnuigh. Faodaidh am buaireadair agus 'innealan a bhi 'g imeachd uainn rè tamuill, ach thig iad rithist 'us rithist agus bheir iad ionnsuidh as ùr oirnn, agus cha'n fhaod sinn air chor air bith a bhi leigeil dhinn a bhi ri faire agus ri urnuigh. Cha'n fhaigh buaireadh, no peacadh, no olc air bith buaidh air an neach sin a tha dùrachdach agus buan-mhaireannach ann an urnuigh.

" An nàmh cha choisinn air gu bràth,
Ged fhaigh e sàrachadh ri h-ùair;
'Se 'neart 's a shlàinte cridhe brùite,
Is air a ghlùnaibh bheir e buaidh."

Tha teaghlach Dhé uile buailteach do bhuaireadh, agus a chionn gur bràithrean sinn d'a chéile 's còir

duinn a bhi 'g urnuigh air son a chéile. 'S còir duinn a bhi guidhe nach tuislich ar bràithrean 'nuair a tha iad air am buaireadh. Agus ma thuislicheas neach air bith dhuibh, tha e mar fhiachaibh oirnn a bhi deanamh na's urrainn duinn gu bhi 'g a thogail suas a rithist. " A bhràithre," deir Pol ris na Galatianaich, " ma ghlacar neach ann an coire air bith gu h-obann, sibhse a tha spioradail, togaibh suas a shamhuil sin de dhuine ann an spiorad na macantachd, a toirt aire dhuit féin, nach buairear thu mar an ceudna." Aig caithir nan gràs cha'n fhaod sinn a bhi féin-spéiseil, a' guidhe air ar son féin a mhàin. Tha againn ri bhi 'g eadar-ghuidhe air son gach seòrsa sluaigh, air son uile theaghlaich Dhé, air son gach criosduidh tha strì ri buaireadh, air son gach neach a tha fulang o olc air bith. 'S ann le eadar-ghuidhe dhe'n t-seòrsa so tha comunn nan naomh agus bràithreachas nan criosduidhean air am foillseachadh. Ach 's ann á eadar-ghuidhe Chriosd gu sònruichte a dh 'fheumas, an dà chuid sinne agus iadsan, a bhi cur ar n-earbsa, air son dol as o gach buaireadh agus o gach olc d'am bheil araon sinne agus iadsan buailteach. Is ann chum na crìche so a dh' fhoillseachadh Mac Dhé gu'n sgriosadh e oibre an diabhuil. " A Shimoin, a Shimoin," thubhairt Criosd ri Peadar, " feuch, dh' iarr Sàtan thusa chum do chriaradh mar chruithneachd. Ach ghuidhe mise air do shonsa nach dìobradh do chreidimh thu." Ma tha Sàtan 'g ar dìteadh, 'se Criosd ar fear-tagraidh, agus ma tha an diabhuil, 'g ar buaireadh, tha Criosd ag eadar-ghuidhe air ar son, agus bruthaidh esan ceann na nathrach. Agus uime sin a dh' aindheoin gach oidhirp agus ionnsuidh a bheir an droch spiorad oirnn gu bhi 'g ar buaireadh agus 'g ar sgrios, ma chuireas sinn ar n-earbsa ann an Criosd,

faodaidh sinn a bhi 'g ràdh, " Buidheachas do Dhia, a tha 'toirt dhuinne na buadha, tre ar Tighearn Iosa Criosd."

III. 'S an treas àite thugamaid fainear cuid dh' earailean a dh' fhaodas a bhi iomchuidh agus feumail 'nuair a tha buaireadh a' toirt ionnsuidh oirnn, agus 'san droch là. (*a*) Thoir an aire nach caill thu do mhisneach 'nuair a tha am buaireadair a' toirt ionnsuidh ort, agus a' sgaoileadh a lìontan romhad. Na abair, Tha mi lag, agus tha 'm buaireadh so cho làidir 's nach urrainn mi seasamh 'na aghaidh. 'An àite sin, cuir thusa d' earbsa ann ad Fhear-saoraidh, agus an sin gu deimhin bithidh tu comasach air uile shaighdean an droch spioraid a mhùchadh. Is urrainn duit na h-uile nithean a dheanamh tre Chriosd a neartaicheas thu; agus feuchaidh tu do na h-uile gur aon ni thu bhi air do bhuaireadh, ach gur ni eile, tur eadar-dhealaichte o sin, thu bhi tuisleachadh. Bruthaidh Dia na sìthe Sàtan fo d' chosaibh gu h-aithghearr. C'arson, mata, bheireadh tu àite do dhìobhail-misnich 'nuair a tha an t-Uile-chumhachdach a' gealltuinn do chumail suas anns gach deuchainn agus anns gach buaireadh a dh' fhaodas tighinn ort?

(*b*) Agus na h-abair air an làimh eile, Tha mi cho làidir 's nach 'eil eagal gu'n tuit mi. Tha an dà ni so, dìobhail-misnich agus dànadas, ro chunnartach 's a' chath spioradail. Cha 'n 'eil neach air bith cho làidir 's nach fhaod e tuiteam, ma tha e cur 'earbsa 'na neart fhéin; agus cha 'n 'eil neach air bith cho lag 's nach fhaod e seasamh, ma chuireas e 'earbsa ann an Dia. An ti a tha 'na sheasamh feumaidh e an aire thoirt nach tuit e. Bu mhath chomhairle a thug rìgh Israeil do Bhen-hadad 'nuair a bha e deanamh uaill á 'neart,

agus a' bagradh Ierusalem a sgrios; Abraibh ris, Na deanadh an ti sin uaill, a tha crioslachadh 'armachd uime, mar an ti a chuir dheth i. Fhad 's a tha neach air thalamh tha e buailteach do bhuaireadh. Cha sguir am buaireadair o bhi buaireadh sluaigh Dhé gus an toir iad suas an deò. An uair a bha Iain Cnocs air leabaidh a bhàis thàinig am buaireadair ag ràdh ris, gu'n do choisinn e nèamh 's gu'n robh e airidh air sonas sìorruidh a chionn gu'n robh e cho dìleas 'na mhinis-trealachd. Ach thug e buaidh air leis an Sgriobtuir so, " Ach ciod e tha agad nach d' fhuair thu? Ach tre ghràs Dhé is mi an ni a's mi; gidheadh cha mhise, ach gràs Dhé a bha maille rium." Chuir an Sgriobtuir so air theicheadh an droch spiorad, agus fhuair Iain Cnocs bàs 'an sìth.

(*c*) Tha buairidhean ann, agus 'se an dòigh 's fhearr gu bhi dol as o'n cumhachd dìreach a bhi teicheadh uatha. Tha Pol ag ràdh, Teichibh o strìopachas, teichibh o ìodhol-aoradh. Agus ri Timoteus tha e 'g ràdh, Ach thusa, O òglaich Dhé, teich o na nithibh sin, teich o ana-miannaibh na h-òige, agus lean fìreantachd, creidimh, gràdh agus sìth. 'Se so rinn Ioseph, agus 'se so tha Solamh 'an Leabhar nan Gnàth-fhocal a' sparradh oirnn gu minic. " Na imich ann an slighe dhroch dhaoine. Seachain i, na gabh seachad làimh rithe, pill uaipe, agus imich romhad. A mhic, ma thàlaidheas peacaich thu, na aontaich thusa leo. Na imich thusa 's an t-slighe maille riu; cum air a ais do chos o'n ceum." 'S còir do'n chaor fuireach air falbh o'n dris, agus 's còir duinne fuireach air falbh o rathad a' bhuairidh. Mar tha eagal oirnn a bhi tiginn dlùth do thigh far am bheil plàigh mhillteach, 's còir eagal bhi oirnn tighinn dlùth do'n ni sin, no do'n àite sin, no do

neach sin a tha ullamh gu bhi 'nam buaireadh 's na ceap-tuislidh dhuinn. Is fhearr teicheadh math, na droch fhuireach. Is fhearr gu mor a bhi teicheadh le onoir, na dhol a thoirt oidhirp neo-chinnteach.

(*d*) Do bhrìgh gu bheil am buaireadair ealamh gu cothrom fhaighin thairis oirnn, ma tha sinn a' caithe ar n-ùine gu dìomhanach 's gu lunndach, tha e feumail gu'm bi gach neach air a chleachdadh ann an obair fheumail éigin, a tha freagarrach d'a staid, 's d'a shuidheachadh. Their sinn gu coitchionn gu'n cuir an diabhul gu droch bhuil làmhan an leisgein. Agus tha sean-fhacal ann tha 'g ràdh, Am fear a bhios 'na thàmh cuiridh e 'n cat 's an teine. Am measg nan Iudhach their iad, An neach nach ionnsuich ceird d'a mhac, tha e 'g a ionnsuchadh gu goideadh. Agus tha gnàth-fhocal Spàinteach ann a tha 'g ràdh, Tha daoine mar is tric air an buaireadh leis an deamhan, ach 's ann a tha 'n leisgein da rìreadh a' buaireadh an diabhuil fhéin. Agus gheibh sinn an ràdh so am measg nan Turcach, Cha 'n 'eil an duine gnìomhach air a bhuair-eadh ach le aon deamhan, ach tha'n leisgein air a bhuaireadh le mìle. 'S iomadh buaireadh o bheil obair agus saothair laghail a' cumail neach. Tha bhinn a chaidh thoirt a mach an aghaidh Adhaimh 'sa' gharadh, gu'n itheadh e aran 'am fallus a ghnùise, a nis air a tionndadh gu beannachd. Cha 'n 'eil ni air bith a's fheumail air son slàinte do'n chorp, air son subhailcean a' chridhe 's na h-inntinn, agus a chum a bhi cumail neach o shlighean a' bhuairidh, na obair iomchuidh agus laghail.

(*e*) 'S còir dhuinn a bhi air ar faicill nach bi sinn aig àm air bith a' cur ceap-tuislidh air thoiseach air muinntir eile, no air dhoibh air bith 'g am buaireadh

chum peacaidh. B'e sin da rìreadh a bhi deanamh oibre an diabhuil, agus a bhi leanachd eisempleir Ierobaoim, mhic Nebait, a thug air Israel peacachadh. Thugadh pàrantan an aire nach bi an eisempleir 'na bhuaireadh d'an cloinn. An ni chi na big 's e 'ni na big, agus an ni chluinneas iad 's e 'chanas iad. Thugadh am misgear an aire nach bi e buaireadh muinntir eile a dh' ionnsuidh òil. Thugadh fear nam mionn an aire nach bi e buaireadh neach air bith gu bhi mionnachadh. Thugadh fear brisidh na Sàbaid an aire nach buair e neach air bith gu bhi mi-naomhachadh Là an Tighearna. Na brosnaich neach air bith le d' eisempleir gu bhi peacachadh. 'S olc an ni e ma tha mi fhéin a' cur peacaidh an gnìomh, ach tha e mòran na's miosa ma tha mi toirt air muinntir eile bhi peacachadh. Thugamaid an aire gu'm bi ar n-eisempleir cho math 's gu'm bi e sàbhailte do na h-uile bhi 'g a leantuinn. Leanamaid eisempleir Phoil a thubhairt ri eaglais Chorintuis, Uime sin ma bheir biadh aobhar oilbheim do m' bhràthair, cha'n ith mi feòil a chaoidh, chum nach toir mi aobhar oilbheim do m' bhràthair.

(*f*) Ma thuiteas sinn ann am peacadh air bith trid neart a' bhuairidh, feumaidh sinn a bhi gabhail aithreachais as ùr. Cha chòir dhuinn a bhi toirt thairis ann a bhi cathachadh an aghaidh buairidhean ciod sam bith cho neo-shoirbheachail 's dh' fhaodas sinn a bhith 'nar barail féin. An àite sin 's ann a their sinn, Na dean gairdeachas a' m' aghaidh, O mo nàmhaid; ged thuit mi, éiridh mi; ged shuidh mi ann an dorchadas, bithidh an Tighearn 'n a sholus dhomh. Seachd uairean tuitidh am fìrean, agus éiridh e rìs, agus fa-dheòidh gheibh e buaidh thairis air uile naimhdean. Mo

bhràithre, deir Pol, bithibh làidir 's an Tighearn, agus ann an neart a chumhachd-san. Cuiribh umaibh uile armachd Dhé, chum gu'm bi sibh comasach air seasamh an aghaidh chuilbheirtean an diabhuil, agus an aghaidh a' bhuairidh 's an droch là. Thar gach uile ni, a' glacadh do 'ur n-ionnsuidh sgéithe a' chreidimh, leis am bi sibh comasach air uile shaighdean teinnteach an droch Spioraid a mhùchadh.



# CO-DHÙNADH URNUIGH AN TIGHEARNA.

*Oir is leat-sa an rìoghachd, agus an cumhachd, agus a' ghlòir, gu sìorruidh. Amen.*—Mata, VI. 13.

THA co-dhùnadh urnuigh an Tighearn' a' teagasg gur còir dhuinn a bhi moladh agus cliùthachadh Dhé 'nuair a tha sinn a' teachd 'na làthair le'r n-urnuighean. Còirdidh urnuigh agus moladh glé mhath le chéile, agus còmhla gheibh sinn iad gu bitheanta 's an Sgriobtuir. 'S e moladh foirfidheachd, maise, agus crùn na h-urnuigh; agus 'nuair a tha sinn ag urnuigh ri Dia 's còir dhuinn cuideachd a bhi toirt molaidh dha. 'Se riaghailt nan Sgriobtuir, agus 'se riaghailt urnuigh an Tighearna, iarrtus agus moladh, urnuigh agus breith-buidheachas. An toiseach tha sinn a' deanamh ar n-iarrtusan aithnichte do Dhia, agus an sin tha sinn gu bhi 'g radh, Oir is leatsa an rìoghachd, agus an cumhachd, agus a glòir, gu sìorruidh. Amen. 'Se so an earail a thug an t-Abstol Pol do'n eaglais 'am baile Philipi, Na bitheadh ro-chùram ni sam bith oirbh; ach anns gach ni le urnuigh agus asluchadh maille ri breith-buidheachais, bitheadh bhur n-iarrtuis air an deanamh aithnichte do Dhia.

Mar so tha urnuigh an Tighearn a' crìochnachadh le moladh do Dhia. B' iad so na briathran mu dheireadh a labhair Uilleam Burns mu'n d' thug e suas an deò ann an China, Oir is leatsa an rìoghachd, an cumhachd, agus a' ghlòir, gu sìorruidh. Amen. Agus nach b' òirdheirc da rìreadh an co-dhùnadh e do bheatha an teachdaire céin ainmeil so?

Cha 'n 'eil earrann eile 'san Sgriobtuir cho maiseach agus cho òirdheirc ris an h-earrannaibh 's a bheil glòir agus moladh air an cur as leth Dhé. Ciod a b' urrainn barrachd a thoirt air maise agus air òirdheirceas nam briathran so? A nis dhàsan d' an comas na h-uile nithean a dheanamh gu h-anabarrach ro phailt, thar gach ni a's urrainn sinne iarraidh no smuaineachadh, a réir a' chumhachd a tha 'g oibreachadh gu h-éifeachdach annainn, dhàsan, gu robh glòir anns an eaglais tre Iosa Criosd air feadh gach uile linn, gu saoghal nan saoghal. Amen. A nis do'n Rìgh shìorruidh, neo-thruaillidh, neo-fhaicsinneach, do Dhia a tha mhàin glic, gu robh urram agus glòir, gu saoghal nan saoghal. Amen. A nis dhàsan a tha comasach air bhur gleidheadh o thuisleadh, agus bhur cur gu neo-lochdach an làthair a ghlòire le h-aoibhneas ro mhòr, do'n Dia a tha mhàin glic, ar Slànuidhear, gu robh glòir agus mòralachd, neart agus cumhachd, a nis agus air feadh nan uile linn. Amen. Is airidh an t-Uan a chaidh a mharbhadh, air cumhachd, agus saoibhreas, agus gliocas, agus neart, agus urram, agus glòir agus moladh fhaotainn. Moladh, agus urram, agus glòir, agus cumhachd gu robh dhàsan a tha 'n a shuidhe air an rìgh-chaithir agus do'n Uan gu saoghal nan saoghal.

A thuilleadh air so, tha co-dhùnadh urnuigh an Tighearn a' teagasg dhuinn ar n-iarrtusan a dhaingneachadh le reusonaibh, a tha gu bhi air an tarruing, cha'n ann o ni air bith annainn féin, ach o Dhia a mhàin. 'S ann 'an ainm, 'an gealladh, agus 'am buaidhean Dhé a dh' fheumas sinn a bhi cur ar n-earbsa. Tha am fàidh Jeremiah ag ràdh, " Tha sinn ag aideachadh, O Thighearn, ar n-aingidheachd féin, agus euceart ar n-aithrichean ; oir pheacaich sinn a' d'

aghaidh-sa. Na tilg uait sinn air sgàth d' ainme féin.'' Agus 's iad so briathran Dhanieil, '' Cha 'n 'eil sinn a' taisbeannadh ar n-athchuingean a' d' làthair air son ar n-ionracais, ach air son do mhòr thròcair féin.'' '' Maith guidheam ort,'' deir Maois, '' aingidheachd an t-sluaigh so, a réir meud do thròcair, agus a réir mar thug thu maitheanas do'n t-sluagh so o'n Eiphit gus a nis.'' 'S ann mar so cuideachd 's còir dhuinne urnuigh a dheanamh, agus mar so feumaidh sinn a bhi glacadh misnich a mhàin o Dhia féin gu bhi tighinn dlùth dha ann an urnuigh.

Oir is leatsa *an rìoghachd.* Tha rìghrean eile ann, ach cha'n airidh iad a bhi air an coimeas ri Criosd. Is e Criosd Rìgh nan rìgh, agus Tighearn nan tighearn, agus uachdaran rìghrean na talmhainn. Ach tha 'irioslachd co-ionnan ri 'mhòrachd. Tha e mar Uan ann am meadhon na rìgh-chaithreach. Is maisiche e na clann nan daoine, agus dhòirteadh gràs 'n a bhilibh. 'Se rìgh-chaithir nan gràs a rìgh-chaithir, agus 'se slat-rìoghail nan gràs a shlat-rìoghail. Tha e foillseachadh a ghràis d'a shluagh agus mar so tha e 'g an tarruing gu ro-thoileach agus le mòr-dhéidh d'a ionnsuidh féin. Tha gràs agus tròcair, tha baigh agus truacantas Chriosd do-labhairt, agus anns gach seadh dol thar iomradh. Saoraidh e an t-annis an uair a dh' éigheas e; agus an truaghan, aig nach 'eil fear-cuideachaidh.

Tha rìoghachdan eile ann, ach cha'n airidh iad a bhi air an coimeas ris an rìoghachd so. Tha Criosd 'na rìgh thairis air a' chruinne-ché air fad. Is leis rìoghachd nàduir agus 's leis rìoghachd an fhreas-dail, 's leis rìoghachd nan gràs, agus 's leis rìoghachd na glòire. Is leis an Tighearn an

talamh agus a làn, an domhan agus iadsan a tha 'nan còmhnuidh ann. Is leis muir 'us tìr neàmh 'us talamh, agus gach creutair a ta annta. Is e Tighearn nèimh agus na talmhainn, agus uime sin is leis-san an rìoghachd. Tha na h-uile crùn agus gach slat-rìoghail eile an crochadh aig stol coise Iehobhah. Ach ged a tha uachdaranachd aig Criosd thairis air na h-uile nithean, 'se rìoghachd nan gràs, an rìoghachd thar am bheil e riaghladh mar an t-Eadar-mheadhonair a tha air a ciallachadh gu sònruichte an so.

Is leatsa *an cumhachd.* Tha cumhachd aig Dia co math ri rìoghachd agus 's urrainn e bhi deanamh gach ni a's àill leis. Cha'n 'eil cumhachd aig creutair sam bith ach an cumhachd a dh' fhaodas Dia bhi toirt da. Thubhairt Pilat ri Criosd, Nach labhair thu riumsa? nach 'eil fhios agad gu bheil cumhachd agam do chuir fa sgaoil? Ach fhreagair Iosa, Cha bhitheadh cumhachd air bith agad a' m' aghaidh-sa, mur tugtadh dhuit o'n àird e. Aig Criosd a nis tha na h-uile cumhachd, oir thubhairt e féin mu'n deachaidh e suas gu nèamh, Thugadh dhomh-sa gach uile chumhachd air nèamh agus air talamh. Aig àm eile thubhairt e, Is toigh leis an Athair am Mac, agus thug e na h-uile nithean 'na làimh. Tha cumhachd aige gu bhi faotainn na buadha thar uile naimhdean fhéin agus thar uile naimhdean a shluaigh; tha cumhachd aige gu bhi soirbheachadh le 'aobhar a dh' aindeoin gach ni a dh' fhaodas bhi cur 'na aghaidh; agus tha cumhachd aige gu bhi toirt 'uile rùintean gu buil. Dh' fhaodamaid a bhi tuiteam fo dhìobhail—misnich nam bitheadh ar n-earbsa 'nar neart fhéin, ach faodaidh sinn a bhi creidsinn gu'n urrainn duinn na h-uile nithean a dheanamh tre Chriosd a neartaicheas sinn. Agus a

chionn gu bheil na h-uile cumhachd aig Criosd, bheir e neart do'n anmhunn, agus dhoibh-san a tha gun lùgh meudaichidh e treise. Tha leanabh Dhé teàruinte fo chùram Athar nèamhaidh. Agus tha Criosd ag ràdh a thaobh a chaorach féin, Cha sgriosar iad am feasd, ni mò a spìonas neach air bith as mo làimh iad. M' Athair a thug dhomh-sa iad, is mò e na na h-uile; agus cha 'n urrainn neach air bith an spìonadh á làimh m' Athar. Aon uair labhair Dia; dà uair chuala mi so, gur le Dia cumhachd, agus le 'threun neart riaghlaidh e gu bràth. Buinidh da rìreadh cumhachd agus gliocas do Dhia, agus 's math a dh' fhaodadh Iob a bhi 'g ràdh, 'nuair a fhuair e eòlas air buaidhean òirdheirc an Uile-chumhachdaich, Tha fios agam gur urrainn thusa gach ni a dheanamh, agus nach ceileir smuain air bith ort.

Is leatsa *a' ghlòir.* 'S còir duinn na h-uile glòir a thoirt do Dhia. "A nis do Dhia agus ar n-Athair-ne gu robh glòir gu saoghal nan saoghal." Tha e mar fhiachaibh oirnn a bhi 'g aideachadh gu'm buin na h-uile glòir do Dhia, agus 's còir duinn mar an ceudna a bhi deanamh na's urrainn duinn gu bhi cur air adhairt a ghlòire. Cò aca dh' itheas no dh' òlas sibh, no ge b'e ni a ni sibh, deanaibh na h-uile nithean chum glòire Dhé. Tha rìoghachd Chriosd cho farsuing, tha a chumhachd cho mòr, agus 'uile bhuaidhean cho òirdheirc 's gu bheil e airidh air gu'm bitheadh na h-uile glòir air a toirt da. 'S e an Tighearn Rìgh na glòire, agus tha na cinnich uile mar neo-ni 'na làthair-sa, agus is éigin gu'n rìghich e gus an cuir e na h-uile nithean fo a chosaibh. Tha Dia uile-fhoghainteach, neo-chaochlaideach, uile-làthaireach, uile-chumhachdach, uile-fhiosrach, ro-ghlic, ro naomh, ro cheart-

bhreitheach, ro thròcaireach, agus ro ghràsmhor, pailt ann am maitheas agus ann am fìrinn agus neo-chrìochnach ann an sonas agus ann an ìomlanachd; agus dhàsan da buin na buaidhean so, buinidh glòir.

Cha 'n 'eil neach air bith eile ann, ach Dia a mhàin, mu'n gabh e bhi air a ràdh, " Is leatsa an rìoghachd, agus an cumhachd, agus a' ghlòir." Buinidh an cliù so do'n Diadhachd a mhàin. Thubhairt Pharaoh ri Maois, Cò e an Tighearn, gu'n éisdinn-sa r'a ghuth a leigeadh le Israel imeachd? Cha'n aithne dhomhs' an Tighearn, agus mar an ceudna cha leig mi le Israel imeachd. Ach beagan ùine an déigh dha labhairt gu dalma mar so, fhuair Pharaoh agus tìr na h-Eiphit a mach 'nam fiosrachadh féin gur le Dia cumhachd. Thubhairt Nebuchadnesar 'na uaill, " Nach i so Babilon mhòr, a thog mise mar thigh na rìoghachd, le neart mo chumhachd, agus air son onoir mo mhòrachd? " Ach am feadh a bha am focal 'na bheul thuit guth o nèamh, ag ràdh, " Tha do rìoghachd air dealachadh riut. Agus fògraidh iad thu o dhaoinibh, agus bithidh do chòmhnuidh le beathaichibh na macharach, gus am bi fios agad gu bheil an Ti a's àirde a' riaghladh ann an rìoghachd dhaoine, agus 'g a tabhairt do neach air bith a's àill leis." An uair a thàinig muinntir Thiruis agus Shidoin a dh' ionnsuidh Herod a dh' iarraidh sìthe, air là òrduichte 'nuair bha an rìgh air a sgeadachadh le eudach rìoghail, agus 'na shuidhe air a rìgh-chaithir, labhair e gu deasbhriathrach riu. Agus rinn an sluagh uile iolach, ag ràdh, Is guth Dhé so, agus cha ghuth duine. Agus air ball bhuail aingeal an Tighearn e, do bhrìgh nach d' thug e a' ghlòir do Dhia, agus dh' itheadh le cnuimhibh e, agus chaidh an deò as.

Buinidh glòir do Dhia, agus a ghlòir cha tabhair e do neach eile. B'e Canute, aon de uachdaranaibh Shasunn, an rìgh a b' àirde agus bu chumhachdaiche bh' ann r'a linn. Bha e air chuairteachadh le luchd-miodail a bha toileach a bhi toirt chreidsinn air gu'n robh cumhachd aige thairis air talamh 'us fairge, agus nach robh ni sam bith nach robh e comasach air a bhi deanamh. Cha do thaitinn so idir ris an rìgh, agus aon là, chum achmhasan a thoirt d'a luchd-sodail, dh' òrduich e a rìgh-chaithir a shuideachadh air tràigh na fairge. 'Nuair a bha 'n làn mara tighinn dlùth da, thubhairt e ris an fhairge, " Cuimhnich, o chuain! gu bheil cumhachd agam-sa os do cheann, agus gu'm feum thu a bhi ùmhal do gach focal a labhras mi. Tha mi 'g ràdh riut na tig na's fhaide, agus na fliuch cosan do mhaighstir." An déigh da so a ràdh bha 'n làn mara tighinn na bu dlùithe 's na bu dlùithe dha, gus an do bhuail na tonnan gu làidir air a rìgh-chaithir, agus an d' fheum e teicheadh as an rathad, chum 's nach sluigeadh na h-uisgeachan suas e. An sin thionndaidh e r'a uaislibh, agus thubhairt e, " Tha sibh a' faicinn nach 'eil a' mhuir ùmhal do m' ghuth, agus nach 'eil tuilleadh suim aice dhìom na bhiodh aice do'n duine a's suairiche agus a's truaighe tha chòmhnuidh a' m' rìoghachd. Cuimhnichibh á so suas gur esan a mhàin a ta airidh air cliù agus urram a chaisgeas tonnan uaibhreach na fairge, agus a their rithe le cumhachd, " An fhad so thig thu, agus na tig na's fhaide." *

Ma's le Dia 'n rìoghachd, agus an cumhachd, agus a' ghlòir, cha 'n 'eil ni nach urrainn e dheanamh air do shon, agus cha 'n 'eil ni a tha feumail dhuit nach

* Faic Leabhar nan Sgoilean Gae'lach.

'eil e comasach air a bhi toirt seachad. Tha eachdraidh ag innseadh duinn gu'n d' thug an rìgh ainmeil sin, Alasdair Uaibhreach, aon uair cead do charaid àraidh ni air bith a b' àill leis iarraidh air an neach a bha os ceann an ionmhais rìoghail. Dh' iarr an neach so tìodhlac cho mhòr 's gu'n dubhairt fear-coimhid an ionmhais ris an rìgh gu'n robh i tuilleadh 's mòr gu bhi 'ga toirt do ìochdaran sam bith. An sin fhreagair an rìgh, Ach cha 'n 'eil i tuilleadh 's mòr dhomh-sa gu bhi 'g a toirt seachad. Mar so iarramaid-ne cuideachd nithean mòra o Dhia, bitheadh dùil againn ri beannachdan mòr o làimh thoirbheartaich, agus an sin leasaichidh e ar n-uireasbhuidhean uile, a réir a shaoibhreis ann an glòir tre Iosa fhaide."

*Gu sìorruidh.* Mairidh rìoghachd, cumhachd, agus glòir Dhé am feasd. Tha Daibhidh ag ràdh, Is rìoghachd shìorruidh do rìoghachd-sa; agus mairidh d' uachdaranachd air feadh nan uile linn. Tha 'n Tighearn 'na rìgh gu saoghal nan saoghal. Agus cha tig fàiling air a neart. Aige-san tha gàirdean neartmhor, is làidir a làmh, is àrd a dheas làmh. Agus mairidh a ghlòir gu bràth. 'S fhada da rìreadh a tha so o bhi fìor a thaobh rìoghachdan an t-saoghail so, a tha ruagadh a chéile mar fhaileasaibh. An uair a bha rìgh ainmeil a' tighinn dachaidh gu prìomh-bhaile na rìoghachd, an déigh dha buaidh fhaotainn thairis air a naimhdean, agus sluagh bhaile uile ach beag 'g a choinneachadh gu bhi 'cur fàilte air, thubhairt cùirtear a bha toileach miodal a dheanamh r'a mhaighstir, Ciod a's urrainn a bhi dhìth air so? Tha, ars' an rìgh, buan-mhaireachduinn. 'S an treas linn deug cha robh neach 'san aird an ear cho cumhachdach

ri *Saladin.* 'S iomadh uair a fhuair e buaidh thairis air prionnsan na h-Eorpa ann an Cogadh na Croise. Ach air leabaidh a bhàis ann am baile Dhamascuis, thug e òrdugh a leine-mhairbh a bhi air a giùlan mar bhrataich air feadh uile shràidean a' bhaile, agus neach a dhol air thoiseach, ag éigheach le guth àrd, "'S e so a nis na dh' fhàgar aig *Saladin* mòr, Buaidh-fhear cumhachdach na h-aird' an ear." Cha mhair uachdaranachd, no cumhachd, no saoibhreas, no sòlas, no maise, no neart, no ainm, no inbhe, no ni air bith saoghalta. Thig an là 'sam feudar a ràdh mu'n timchioll uile;

Ach dh' fhalbh iad mar bhruadar,
No bristeadh builgein air uachdar nan tonn.

Ach air an làimh eile tha rìoghachd Dhé agus cumhachd Dhé agus glòir Dhé neo-chaochlaideach. 'S e rìoghachd tha 'n so nach fheudar a gluasad. Agus tha Dia toirt na rìoghachd so agus uile bheannachdan na rìoghachd so d'a shluagh. 'S e Dia cuibhrionn a shluaigh, agus 'se Dia 'n t-Athair sìorruidh, agus bheir an t-Athair sìorruidh oighreachd shìorruidh d'a chloinn fhein, agus faodaidh iad a bhi 'g ràdh,

Cuibhrionn mo chup' is m' òighreachd Dia;
'S tu sheasas dhomh mo chrann.
An àitibh aoibhneach thuit mo lion;
'S leam òighreachd bhreag nach gann.

Agus tha cumhachd Dhé neo-chaochlaideach, an ni ceudna an dé an diugh agus gu sìorruidh. Tha eachdraidh na Ròimh ag innseadh mu thimchioll neach

d' am b' ainm Milo, bha 'na mhìorbhuil air son neirt. Aig gach cluiche 'us gleachd, aig gach réis 'us iomairt, a' tilgeadh an uird 's na cloich neirt, bha e daonann air thoiseach. Chaidh chrùnadh seachd uairean aig Pithia, agus sè uairean aig Olimpia. Aon uair ghiùlain e ceitheir bhliadhnach dhamh dà fhichead slat air a dhruim. Ach 'nuair a dh' fhàs e aòsda, agus a shealladh e air a ghàirdein, agus air na feithean a bha aon uair cho làidir, luthmhor, ach bha nis lag 'us seargta, shileadh e gu frasach na deòir. Ach 'se tha Dia 'g ràdh, Am bheil mo làmh air fàs co ro ghoirid as nach urrainn mi saoradh? am bheil mi gun chumhachd agam gu tèarnadh?

Tha agad gàirdean cumhachdach,
  A ta do làmh ro threun,
A Dhé, a ta do dheas làmh fòs
  Arduichte mar an ceudn'.

Tha glòir an t-saoghail so caochlaideach agus neomhaireann. Seall air rìgh Daibhidh, an diugh air a rìgh-chaithir, ach am màireach air theicheadh roimhe Absalom a mhac fhéin; seall air Iob, an diugh 'an seilbh air saoibhreas agus urram, ach 'am màireach air a lomadh dhe so uile; seall air Hàman an diugh 'an inbhe àird agus urramaich, ach am màireach air a chrochadh air croich. Is mairg a shuidheachadh a chridhe air glòir an t-saoghail so, oir siùbhlaidh i seachad gu luath mar cheò nam beann. Ach mairidh glòir an Tighearna gu bràth. Tha oibre Dhé 's na nèamhan a' cur an céill glòire an Cruithfhir, agus tha oibre Dhé 's an fhreasdal a' cur an céill a ghlòire, agus gu sònruichte tha obair na slàinte a 'toirt glòire do Dhia, agus bithidh a' chùis mar so gu linn nan linn.

Do Dhia ann an Criosd bithidh an eaglais a' toirt glòire gu sìorruidh.

Dhàsan a ghràdhaich an'ma dhaoin',
'Sa dhòirt gach braon d'a fhuil,
A chum ar cionta ghlanadh uainn,
'S ar deanamh naomh gu tur:
Dhàsan rinn sagairt 's rìghrean dhinn,
Air feadh gach linn do Dhia,
Biodh moladh, urram agus gràdh,
Gu bràth air feadh gach ial.

*Amen.* Mar fhianuis air ar miann, agus ar dearbh-bheachd ri éisdeachd fhaghail, tha sinn ag ràdh, Amen. Tha 'm focal Amen a' gabhail steach gu *bheil Dia fìor*, agus gu'n gleidh e gach gealladh a tha e toirt duinn. Ann an Leabhar an Taisbein tha 'n t-ainm Amen air a thabhairt do Chriosd. "Na nithean so tha an Amen, an fhianuis dhìleas agus fhìrinneach, ag ràdh." Oir geallaidhean Dhé uile, ann-san is seadh iad, agus ann-san is amen iad. Tha uile gheallaidhean Dhé dhuinne ann an Criosd gun teagamh agus gu neo-chaochlaideach fìor. Thoilich e an Tighearn a bhi buntuinn ruinn trìd coimhcheangal, agus 's còir dha bhi 'na aobhar aoibhneis dhuinn nach do dhì-chuimhnich e 'choimhcheangal agus nach do bhris e 'ghealladh riamh. Chuimhnich e gu sìorruidh a choimhcheangal, am focal a dh' òrduich e do mhìle ginealach. 'S ann 'an Criosd a tha gach gealladh cinnteach dhuinne. Tha Dia dìleas agus fìor, agus bithidh e ghnàth cho math r'a ghealladh. Ann an Criosd is seadh agus amen uile gheallaidhean ar n-Athar nèamhaidh. 'Nuair a tha sinn a' crìochnachadh ar n-urnuigh leis an fhocal *amen* tha sinn a' cur ar

seula ri fìrinn Dhé, agus ag aideachadh gu bheil sinn cinnteach gu'n dean e air ar son na h-uile ni a gheall e. Cha 'n 'eil ni air bith eile cho seasmhach ri gealladh Dhé. Oir dealaichidh na sléibhtean ri'm bunaitibh, agus atharraichear na beanntan as an àit ach cha dealaich mo chaoimhneas riutsa, agus cha'n atharraichear coimhcheangal mo shìthe, deir an Tighearn, aig am bheil truas dhìot.

Na creagan sìorruidh tuitidh sìos 'n an ùir ;
Ach seasaidh fìrinn dhìleas Rìgh nan dùl.

'S còir duinn a bhi crìochnachadh ar n-urnuigh leis an fhocal amen mar dhearbhadh air *ar dùrachd* gu'm faigh ar n-urnuigh éisdeachd. An sin tha am focal " Amen " a' ciallachadh, Mar sin bitheadh e. 'S an urnuigh bha sinn a' toirt cliù do'n Tighearn, agus a' guidhe air son bheannachan aimsireil agus spioradail, an dà chuid air ar son féin agus air son muinntir eile ; agus a nis 'nuair a tha sinn a' crìochnachadh na h-urnuigh tha sinn toileach a bhi 'g ràdh, Amen, no, Mar sin bitheadh e. 'Nuair a tha sinn ag ràdh, Amen, cha'n e sanas a th' ann gu bheil an urnuigh a nis crìochnaichte. An uair a thug Daibhidh suas an àirc o thigh Obed-edoim gus an àit a dh' ullaich e air a son ann an Ierusalem, rinn e laoidh-mholaidh ro òirdheirc do'n Tighearn a tha crìochnachadh mar so, Beannaichte gu robh an Tighearn Dia Israeil gu saoghal nan saoghal. Agus thubhairt an sluagh uile, Amen, no, Mar sin bitheadh e, oir bha iad toileach gu'm bitheadh a' chùis mar sin.

Tha sinn a' crìochnachadh ar n-urnuighean leis an fhocal amen mar dhearbhadh air ar *làn-earbsa* gu'n éisd Dia ruinn. Cha 'n 'eil sinn 'g iarraidh tuilleadh 's

tha 'n comas do Dhia thoirt seachad, cha 'n 'eil sinn 'g iarraidh ni sam bith ach ni a tha chum a ghlòire bhi toirt seachad, cha 'n 'eil sinn 'g iarraidh ni sam bith ach ni a thug e dhuinn misneach gu bhi 'g iarraidh, agus uime sin faodaidh sinn a bhi crìochnachadh ar n-urnuigh le amen a' chreidimh. Tha Dia gràsmhor, 's e fear-éisdeachd urnuigh, tha Eadar-Mheadhonair againn a choisinn slàinte air ar son, a phàigh ar fiachan uile, agus a tha ghnàth a' deanamh eadar-ghuidhe air ar son. Nach fhaod sinn, mata, bhi tighinn gu rìgh chaithir nan gràs le dànachd ìriosal, agus leis gach dearbhachd creidimh? Thigeamaid dh' ionnsuidh ar n-Athar nèamhaidh le cridhe fìor, agus gheibh sinn a mach tre fhéin-fhiosrachadh nach dubhairt Dia ri neach riamh a ghnùis iarraidh gu dìomhain.

Beannaichte gu robh gu sìorruidh buan
  Ainm glòrmhor uasal féin;
Lìonadh a ghlòir gach uile thìr,
  Amen agus amen.

